# SMUAINTEAN CUDTHROMACHA,

MU

BHAS AGUS FHULANGAS

AR

# S L A N U I'-F H I R,

LE MR. DO'NALL CAIMBEUL,

MINISTEIR AN T SOISGEIL

AN CILLE-MHI'CHEIL.

AIR AN TIUNDADH GU

*GAILIG ALBANNUICH,*

LE

D. MACPHAIRLAIN, *A. M.*

'AN DARA UAIR.

---

CLÒ'-BHUAILTE 'AN PEAIRT,

LE D. FRIER.

---

MDCCC.

# The PREFACE to the READER.

ALTHOUGH it muſt be confeſſed, that words in general are not natural, but artificial ſigns of our ideas, arbitrarily appointed by ſociety for conveying the conceptions of the mind, yet there are ſome words, the ſound of which may be ſaid to be an echo of the ſenſe. In theſe, however, original languages abound moſt. The reaſon of which ſeems to be, that, in the infancy of ſociety, the firſt formers of a language were at liberty to affix names to perſons and things. They would be apt to expreſs theſe by ſounds ſuggeſted by the images, which their nature or appearances were beſt calculated to form in the mind. For every affection and paſſion of the mind, every motion and feeling of the heart, has ſome peculiar air to it. For inſtance, the paſſion of grief, when raiſed at a certain pitch, diſcovers itſelf by deep groans, and ſometimes by loud cries and doleful ſhrieks, as well as by the heavy, ſad and melancholy air of the countenance. To deſcribe this paſſion, thoſe who had the formation of language in their power, would have recourſe firſt to ſounds reſembling thoſe excited by it. The ancient Galic poſſeſſes much of this ſimilarity of ſounds to the things ſignified by them. Thus the murmuring noiſe, and hoarſe roaring of a bull when he digs the ground with his hoof, and diſcovers a threatening forwardneſs to encounter his antagoniſt, is, emphatically expreſſed by Beuchaich, the bleating of ſheep, by Meilich, and that of goats by Miogaduich, &c. Every perſon, who knows the right pronunciation of theſe words, can at once diſcover, that they are imitations of the ſounds they are intended to expreſs. This advantageous circumſtance contributes not a little to render the language ſtrong and beautiful. And the nearer it is traced to its ſource, the purer and more unadulterated it is found, and conſequently the more of the advantage, which I have been mentioning, is to be met with in it. As it is an original language, it is the natural one of paſſion, and expreſſive of the ſentiments and feelings of the human heart. That it abounds much in the ſublime and pathos, and is deſcriptive of the tender, manly and heroic feelings

of

of thoſe ancient times and countries, in which it exiſted in great purity, the poems of Oſſian are a ſtanding proof. Every native of Caledonia, who is thoroughly acquainted with its energy and beauty muſt regret to ſee it daily loſing ground in this country, and almoſt on the point of being tranſplanted into the diſtant climes of North America. There, however, it ſhall probably raiſe its drooping head, and, for ſome time, flouriſh, until ſuch time as the omnipotent and wiſe Hand, which directs and governs the vaſt ſcheme of things, ſhall bring about ſuch another revolution as the preſent one. Such are the fluctuating and inconſtant natures of all terreſtrial enjoyments. Such has been the fate of the greateſt monarchies and empires on earth. Such indeed is the lot of mortality. Mutability ſeems to have been ſtamped, upon the natures of all terreſtrial things, by that almighty FIAT, who ſpoke the univerſe into exiſtence.

But languages are ſuffering changes, not only with reſpect to their ſituation in different countries, but the ſame language, in its very eſſence, is undergoing perpetual alteration. But a language will ſuffer more changes in the latter reſpect from being the language of court, and a derived one. Thus the Engliſh language ſuffers alterations,

Firſt, From being the language of Court. For the loweſt claſs of people, who always aſpire to imitate their ſuperiors, ambitiouſly adopt their phraſes, and uſe them on the loweſt and moſt common occaſions. Thus, in progreſs of time, mean and low ideas are annexed to, and ſo habitually connected with theſe phraſes, that the imagination can ſcarcely ſeparate afterwards from words, ideas which, by a long and frequent practice, were affixed to them. And whenever theſe are applied to an high and important ſubject, they ſerve only to demean its grandeur. Conſequently the higheſt claſs of people, muſt have recourſe to the invention of new phraſes, which, by being ſeparated from low and common uſe, muſt be thought more ſuitable to a high and ſublime ſubject.

Secondly, From its being a derived language. As it is much indebted to other languages, more eſpecially to the Greek and Latin, for its copiouſneſs, elegance, and beauty, and almoſt for its exiſtence in its preſent form, new words are continually coined from theſe. Hence the ſtyle of the preſent age differs much from that of the laſt, and the ſtyle of the next may differ as much from that of the preſent.

And another Johnson may soon start up, who will eclipse the last, and be distinguished for the ingenuity and fertility of invention, he may discover, in forming new words never heard of before. For although the English language, as well as the arts and sciences, have confessedly arrived at a higher degree of perfection in this than in the last century, yet who can with certainty, say, Hitherto these have come, and shall go no farther? Hence, although the sentiments in the sacred oracles of truth, must be esteemed sublime and grand beyond parallel, as long as the world continues, yet, in our present English version, many phrases are now esteemed vulgar. And hence also the long and incoherent periods, the low and vague expressions, interspersed in some parts of the original of the following translation, which cannot be relished by the improved taste of the present age, though they were deemed elegant at the period in which they were first published. My avowing then, that I laboured under some disadvantages with respect to these, will not be reckoned, by the candid and judicious, any detraction from the merit of my author, as a man of taste and literature. For the observation just now made is not peculiarly applicable to him, but extends, in some measure, to all in the same situation. And considering the distant period of time in which he wrote, his writings, upon the whole, are entitled to great merit. The number of authors, whom he consults upon his important subject, discovers him to have been a man of indefatigable labour and study. The fervent, and, at the same time, liberal spirit of piety, that runs through out the whole strain of his reasoning, equally proves that he was a man of a devout, though moderate zeal, and had a deep, though just impression of religion on his soul.

The proper names of the authors whom he quotes, and the observations collected from them, and inserted in the body of the original, are mostly expunged from the translation as unnecessary; and I have confined myself chiefly to the arguments he produces from the sacred writings, and the inferences naturally arising from them. Those words, which were thought low, were either passed over, and others substituted in their place, or the sense of them attempted to be conveyed in expressions more suitable to so sacred a subject, and more agreeable to the refined taste of an improved and cultivated age. The whole was endeavoured to be pruned and cleared of most of the dross, and those passages, that

were

were thought of ſmall moment. In ſeveral places, many arguments and obſervations have been added, that were judged to have a ſtronger tendency to the improvement and edification of the Chriſtian reader.

That the whole, of this feeble effort, may anſwer the deſign of promoting the intereſt of pure and undefiled religion, is the ſincere deſire and prayer of,

Your moſt humble,

and obedient ſervant,

DUNCAN MACFARLAN.

# SMUAINTEAN CUD-THROMACHA

MU THIMCHIOL

# FULANGAIS CHRIOSD.

---

## CAID. I.

### Mu Fhulangas Chriosd 'na-bhreth.

THA ſinn fo cheangluichibh teanna gràidh agus tain-gealachd gu oidhirp dhichiolach a thoirt air eolas fhaotuinn air fulangas ar Slanui'-fhir ghràdhaich, agus gu ſmuaineachadh gu minic dùrachdach air Tha ſinn a' baileachadh moran d'ar n ainaſir air eolas a ghabhail air calainibh ſaoghalta agus cuſpairibh caochlaideacha, air ſmuainteachadh air an t ſaoghal is gach ni a bhuineas do'n bheatha ſo; ach mo thruaighe! cia teare aid, a tha gabhail mar obair, eolas fhaotuinn air Criosd agus eſan air a chèuſadh? Tha ar mi-thaingealachd ghràineil co an-barrach, 's ge do rinneadh am facal 'na fheoil, agus ge do chaith è beatha bhrònach a bhos 'an ſo air thalamh, agus ge do fhuair è bàs maſlach agus cràiteach, chum ſinne a ſhaoradh o'n fheirg ri teachd; gidheadh nach cuir a chuid a 's mo aguinn a dhragh orra fèin, eachdruidh fulanguis Chriosd, mar a tha i air a cur fìos ſan t ſoiſgeul, a lèughadh. Is annſa le daoinibh ſgeulachdan agus leabhraichean ſaoine eile, na a bhi aig an dragh leughadh mu bheatha agus mu bhàs ar Slanui-fhir naomh', a ſhaor iad. Ach 's truagh cuntas an leithidean ſin do dhaoinibh ann an la a' bhreitheanais.

Uime ſin, O m' anam, dearc gu ſoiſtineach bunaiteach air na dh' fhuiling uan DE, a tha toirt air falbh peacaidh an t ſaoghail, air ſon cionta-dhaoine, lèugh gu minic an eachdraidh 's na ſmuaintean cudthromacha ſo a leanas; ach gu ro àrruid 'nuair a bhitheas togradh agad dlùthachadh ri bord an Tighearna, a dh' ath-nuadhachadh do mhòidean baiſti, is a nochdadh bàis an Tighearna gus an tig è. Ann ſin lèugh agus breithnich na dh' fhuiling CRIOSD air ſon dhaoine taghta, chum 's 'nuair a chi thu 'n t aran briſte mar chomhara air corp CHRIOSD, a bhriſteadh air do ſhonſa, agus am fìon a' taiſbeineadh fhola, a dhòrtadh air do ſhon, gu'n deanamh bàs agus fulangas CHRIOSD, a tha thu r'a chuimhneachadh aig a bhord naomh, beo-dhrùthadh air do chridhe. O m' anam, biodh agad beo-chreidcamh ſuidir ann an Slànuigh'-fhear an t ſaoghail, agus thoir fainear cia làidir an dearbhadh, a th' agad gu'm b' e Criosd a' Meſiah mac Dhè. Tha ſcriobtar an t ſean-tiomnuidh a' toirt fianuiſe air. Tha Maois agus na Fàidhean ga chomharrachadh amach. Annſan tha gach gealladh agus fàidhdaireachd air an coi'lionadh. Tha gach ſamhladh agus comhara, a bha 'n lagh Mhaois, annſan air an crìochnachadh. Tha e dearbh-ſhoilleir gu'm b' e ſo an Silòh, an ſìol a bh' air a ghealladh, frèamh Ieſſe, ris an robh fùil * aig na h aithrichean ſin, a bha feitheadh air co' fhurtachd † Iſraeil. Thoir fainear, o m' anam, cia gloirmhor an fhianuis a thug Dia air le guth o neamh; le mìltibh mhìorailtean mòra ann dìamhair agus 'am folluis, le aiſ-eiri on a marbhuibh, agus le tiolacuibh an ſpioraid. Agus uime ſin, nach 'eil thu fèin a' togbhail fianuiſe, gur ann rèir tomhais do chreidimh ann an CRIOSD, a tha dàimh agad ri DIA? Am bheil do chridhe uair air bith co glan as 'nuair a tha do chreideamh

beo

* Fiuthair. † Solas.

beo agus làidir? An tog DIA ſuas mata a rioghachd le brèig? an gnàthuich e cealg a dh'ath-nuadhachadh a dhreacha fèin air an anam? An ann le inleachduibh agus meadhanuibh mailuichte a tha e ſgrios oibre an deamhain? Ma tha do chreideamh fann agus air udal, 's iad gañlas do nàmhaide agus truailleachd do chridhe 's coireach. C' air ſon a tha dian-thogradh mo nàmhaide agus mo chridhe truailli a cathachadh co cruaidh ann an aghaidh mo chreidimh? Mur b' è obair Dhè e, cha bhiodh naimhde Dhe co dichiolach g'a bhacadh; dh'àruicheadh an deamhan a ſuas a chreatair fèin; bheireadh an ſaoghal ſpèis d'a nithibh fèin; agus mar biodh nàdur an t-ſoiſgeil ſpioradail agus naomh cha deanadh an fheoil ſpàirn co cruaidh 'na aghaidh. Ach, o mo Dhia, pill mi, a' d' laimh tha mo chridhe, 's urrain thu buaidh a thoirt air neart mo naimhdean iomarcache. Cuir air aghaidh, le cumhachd, obair mo chreidimh. Foſgail mo ſhùilean, chum, air dhamh creidſin annſan nach 'eil mi faicin, gu'n deanainn gairdeachas le aoibhneas do-labhairt, agus làn do ghloire.

Gun amharas tha fulangais CHRIOSD co lionmhor, co do-thomhas is co eag-ſamhail, 's nach comaſach neach bàsmhor air an tuigſin no 'n cur 'an cèill. Uime ſin na bithibh ann am barail gu bheil mi cur romham, an t iomlan do na dh' fhuiling CRIOSD, a chur gu mion mu'r coinne; no nach d' fhuiling è tuille na tha 'n ſo air a chuir ſios; no gu bheil miſe cuir romham eachdruidh a bheatha air fad a ſgriobhadh. Cha labhair mi ach mu thimchioll iriſleacha agus fhulangais. Bheir ſinn fainear iriſleacha agus fulangas CHRIOSD. 1. 'Na bhreth. 2. 'Na bheatha. 3. Gu h athghearr roimhe a bhàs. 4. Re am a bhàis. 5. Ni ſinn cleachdadh no fòdhnadh do'n iomlan. 6. Bheir ſinn fainear a chrìoch mu'n

d' fhuiling Criosd, maille ris na geallainibh a tha filte a ftigh ann fna briathruibh fo. 'Sé fo mo cherp-'fa,' agus ni finn fòdhnadh iumchaidh dhiu araon.—Tòifichidh finn le labhairt mu a irifleacha 'na bhreth.

I. Ghineadh è. Bu mhòr an irifleacha fo, gu'm biodh an Dia a bh' ann a fhiorruidheachd air a ghintin ann aimfir, agus gu'n ginteadh ann am broinn na h òighe efan, a tha a' lìonadh neimh agus talaimh, 'Rinneadh am Facal 'na fheoil,' Eoin i. 2. 'Is mòr diamhaireachd na diadhachd, dh fhoillficheadh 'Dia fan fheoil,' 1 Tim. iii. 16. Bu mho an irifleachd fo na ge d' bhiodh aingleán air an tiundadh gu cnuimhean dìbli an duflaich, no na h uachdarain a 's àirde gu lofganna fereatuidh. Tha càil-eigin do fhamhladh eadar cnuimhean agus aingleán, chionn nach 'eil ionta ach creatairean araon. Ach ni bheil famhladh air bith eadar Dia agus duine, eadar an creatair agus an Cruith-fhear, eadar bith crìochnach agus bith neo-crìochnach. Co 's urrain crìoch glioc-ais fhiorruidh a làn thuigfin? Co 's urrain oibreadh iongantacha a ghràidh a chuir ann céill? Their gràdh dha le d' uile chridhe agus umhlachd le d' uile thoil, gidheadh cho 'n 'eil ann an fo ach neo-ni ann coi meas do'n ghràdh, a thug righ na fìthe dhuit-fe. 'Eifd, o neamha, gabh iongnadh, o thalaimh, bithibh air ur lìonadh le iongantas, o Aingleán, a tha cuartachadh a charach, thainig mac fìorruidh an De bheo, a tha co'-ionan ris an Athair ann gliocas, ann cumhachd, ann diadhachd, 'a'm mòrrachd, ann glòir agus ann fonus fiorruidh, a nuas o afluich an Athar, agus fgeaduich fe e fein ann an trufcan feoil!

II. Bha è air a' bhreth. 'So earrann eile d'a irifleachd. B' èigin dhafan, a bha gun toifeach làithean agus gun deireadh aimfire, a bhi air a bhreth, agus dhafan a bh' ann o fhiorruigheachd fàs 'na naoidhein

ann

ann am bliannuibh. O diamhaireachd nan iongantas! B' èigin do'n Chruith-fhear a bhi air a' bhreth 'na chreatair, cosmhail ri naoidhein bàsmhor eile. Fèudaidh iadsan, a tha fiosrach cionnas a tha naoidhcin a' teachd a dh' ionnsaidh 'n t saoghail, a bhi làn iongantais gu'n deanadh aon mhac sìorruidh Dhe e fèin fhègail co suarrach, 's gu'n aontaicheadh è, a bhi air a bhreth. Rugadh an ti, a tha gun toiseach làithean, gun deire aimsire, mar chiòchran maoth, a chur crì-ch air a' chogadh naimhdeil sin, a dhùisg ar peacadh suas eadar DIA agus duine, a dhaingneachadh na sìthe gu sìorruidh agus a dh' fhoillseacheadh Triath na beatha do rosguibh bàsmhora. Ge do bha è air a chuartachadh le creatairibh peacacha, rinn è neamh do'n talamh agus Pharras do'n stàbul. Thainig ainglean a nuas o neamh a theirt aoraidh dha air thalamh; do'n choigreach neamhuidh so thug iad glòir, agus chualas òran binn-cheolach nan Spioradan beannuichte ann an gleann so nan dèur a' seinn glòire do DHIA ann sna h ionaduibh a 's àirde, sìth air thalamh agus deagh-ghean do chloinn nan daoine.

III. Bha mhàthair 'na mnaoi aim-beartaich, mar a chi sinn o ah iobairt, Luc. ii. 24. 'Nuair a' bha làithean a glanuidh air an coi-lionadh, a reir lagha 'Mhaois, b' ì, 'n iobairt a thug i suas paidhir 'thurtuir, no da cholman òga, agus, b' ì so an iobairt bu lugha a bu ghnàth leis na daoinibh bochda a thairgseadh, Lev. xii. 8. Bha i pòsdadh ri fearceaird bochd, a bha 'na shaor. Mat. xiii. 55. 'Nach 'è so mac an t saoir, nach è ainm a mhàthar Muire?' 'Nuair a bha i ann am Betlehem cha d' fhuair i ionad tuineachais a b' fhearr na stàbull, ann an robh daimh agus asail a' gabhail còmhnuidh. Nam biodh i beartach, gheibheadh i àite còmhnuidh a b' urramaiche, Luc. ii. 7. Bu dearbhadh làidir air a bochduinn, nach

nach robh luchd fritheal uidh ga coi'-deachd, 'nuair a bha i ann am Betlèhem, mar a chi finn o Luc. ii. 16. O cia iriofal a bha CRIOSD 'na bhreth! Cha'n ann le neach ard inbheach ann faibhreas, no ann am mios faoghalta, a rugadh righ na glòire, ach le neach aimbeartach agus iòfal ann inbhe. Faic ann an fo 'm Facal a rinneadh, 'na fheoil, gliocas an De fhiorruidh 'na thofd fo fgaile na feola, agus air a phafgadh ann am brat-fpèilidh * eadar lamhan bhan. Ghlaodh efan, a tha 'n tairneineach uamhasach a' coi lionadh iartuis, agus le ghuth a lèum an cruinne gu bith, le guth fann naoidhein mhaoth ann an gribe Bhetlèheim 's le guth laidir a' bhais air a' chrann chum gu'n gleùfadh e guth a chreataircan gu co'-fheirm binn-cheolaich nam flaitheas.

IV. Rugadh è ann an aite † fuarrach, Luc. ii. 1—8. Cha d' rugadh e ann an cathair rieghail h Ierufaleim, ach ann am baile beag fuarrach Bhetlèheim. Cha 'n ann an lùchairt ach ann an tigh ftaibleir. Cha 'n ann an feomar fnafmhor, fgiamhach, ach ann an ftabull; gun neach ard-inbheach gu fritheal adh dha ann an am a bhreatha ach daimh agus afail ga chuartachadh. Ge d' bha ‡ tuill aig na fionnuich, brocluinn aig na leomhuinn agus nid aig eunlaith an aidheir, cha ro aig an rì, a rinn iad uile, goireas faoghalta no ionad taimh air thalamh.

V. Chuireadh e, 'na luidheadh ann am prafuich, Luc. ii. 7. 'Agus rug i a ceud-ghin mhic, agus phaifg, 'i e ann am brat-fpeili.' Agus chuir i 'na luidhe' ann am prafuich e. Cha ro leaba fhaimh aige r'a fhaotuin, ach b' eigin do CHRIOSD a leabadh a ghabhail ann am prafuich air béul-thaobh nan damh agus nan afal, a miofg cònlaich agus mùill. Cha robh lochroin no coinlean laifte, 's an ionad an d' rugadh e, ach

* Crios. † Dìlli. ‡ Garuidh.

e ach duibhre dorchadais na h oidhche g'a chuartachadh air gach taobh. Rugadh e ann dorchadas, agus bhafaich e ann dorchadas, chum finne a thearnadh o dorchadas fiorruidh! Rugadh ann dorchadas an tì, a tha 'n comhnuidh ann folus dealrach, do nach feudar teachd 'am fagafg! Rugadh 'an ftabull an tì fin, 'na lathair nach feil na neamha fein glan! Rugadh tobar gach faibhris le mnaoi' gun faibhreas. Chuireadh 'na luidhe' ann an gribe, an tì a tha riaghladh nan reul dealrach, a tha os ar cionn! Luidh fios gu h iofal an am prafuich nan ainmhidhean, efan a tha 'na fhuidhe' air a chathair agus tha beo fad faoghail gun chrich. Efan, a tha na feraphim a foluch an gnuife le 'n fgiathuibh 'na lathair, chuartaicheadh le daimh agus afail na machrach!

Dearc air a ghradh gun tomhas a thug Criosd d'ar n-anamuibh, 's bi air do lionadh le mor-iongantas! Dh iriflich Dia e fein gu fas 'na dhuine, a chum gu'm biodh daoine ann an tomhas cofhach ri Dia, ann naomhachd agus ann fonus. Dh' fhas Criosd mac Dhe 'na dhuine, a chum gu'n deanadh e clann nan daoine, 'nan cloinn do Dhia trid uchdmhacachd. 'Cha do ghabh e d'a ionnfui' fein na-'dur ainglean, ach fiol Abrahaim.' Eabh. ii. 16. Dh' fhas an Dia neo-bhafmhor 'na dhuine bafmhor, air a fgeudachadh le'r n-anfhainneachduibh neo-lochdacha. Dh' fhas an Cruith'-fhear neo-chriochnach, 'na chreatair criochnoch, chum ar tearmuinn! chum gu'm biodh e comafach air bafachadh agus fulang air ar fon. O mata biodhmid toilichte le bhi 'n ftaid iofail fan t-faoghal fo. Na deanadhmid tair air neach air bith d'ar braithribh air fon neo-inbheachd a bhreatha. Bha Criosd iofal 'na bhreath fein, agus leis a fo naomhaich e ar brethne. Thigeadhmid a dh' ionnfuidh obhuird naomha tromluchdaichte le teas-

ghradh agus irifleachd, co minic 's a bhitheas an cothram aguinn, a' tafguidh fuas 'nar criodhachuibh le mor-fpeis, ar flanui-fhir bheannuichte, a bha roimhe air a thafguidh ann am prafuich air fon ar peacaidh.

Ciod am feum a ni e dhuinne gu'n do ghabhadh 's gu'n d' rugadh CRIOSD leis an Oigh, mar gabhar agus mar deilbhear e 'nar criodhachuibh le Spiorad DE? A Thighearna, biodh CRIOSD air a dheilbh ann am anam, mu'n tig mi dh' ionnfuidh a bhuird naomha, chum 's, mar a ghabhas mo lamh an t-aran agus am fion, gu'n gabhainn CRIOSD le creidimh. 'S e fo 'Aran DE, a tha teachd a nuas o neamh, 'agus tha tabhairt beatha do'n t-faoghal.' Tarruing mo chridhe gu brath o nithibh diamhaine an t faoghail fo, dlu'-cheangail mi ri m' Shlanui'-fhear, faigheam blas air nithibh fpioradail agus triallam ann an foehur uain DE gu crich mo chuairte. Loifg a fuas an droighin agus na dreifean, a tha tacadh an t fil mhath, a chuir thu ann am anam; fofguil ionmhas do ghraidh; mofguil mo chridhe agus fuidhich teas-ghradh dhuit fein ann, teoidh fhion-fhuaireachd agus gabh feilbh air gu h iomlan, cum comhdhail ri 'm anam 'an draft le grafuibh do fpioraid, agus comhdail fholafach fa dheoidh ann an rioghachd na gloire.

## CAIB. II.

### Mu Fhulangas CHRIOSD 'na Bheatha.

CHA 'n e amhain gu'n d' rugadh CRIOSD ann an ftaid iofail, ach mar an ceudna re uile laithean a bheatha, 'Bha e na dhuine do-bronach agus 'eolach air doilghios,' Ifa. liii. 3. Mar a chi finn gu foilleir o na nithibh fo a leanas.

I. Bha

I. Bha e air a dheanadh foi' 'n lagh, Gal. iv. ' Ach 'nuair a thainig coi'-lionadh na h-aimſire, ' chuir DIA a mhac fein uaithe, a ghineadh o mhnaoi, ' a rinneadh fo'n lagh." S mor an tomhas iriſleachd ſo, gu'm b' èigin do dh' ùdhdar an lagha a bhi ùmhal do'n lagh. Rinneadh eſan, a bha an-ard os-cionn an lagha, fo lagh nan deas-gnatha, nam breithean 's na modhannan. Dhoibhſan uile thug è ùmhlachd iomlan, agus ſheaſmhach, fad uile laithean a bheatha. A rèir lagha nan deaſghnatha, bha e air a thimchiol-ghearradh mu'n ro è ach òchd laithean adh' aois. Luc. ii. 2. ' Ghleidh è chàiſg? Rèir lagha nam ' breithean dh' ioc è cis.' Bha ùrnuighean minic, oibreadh feirce, a ſhearmainean agus a thriall gach la mu'n cuairt a dheanadh matha, 'nan dearbhadh cinnteach air umhlachd ſheaſmhach do lagh na modh-annan. Bhriſt mac an duine an lagh gu h-ionilan 'an ſmuaintibh 'am briathruibh, agus ann gniomh, agus uime ſin b' èigin d'ar Slanui-fhear beannuichte an lagh gu h-iomlan a choi-lionadh; feadh, cha b' urrainn e a bhi 'na Shlanui'-fhear, nan tigeadh è goirid air làn umhlachd a thoirt do gach puinc do 'n lagh. ' Oir bha a ſhamhail ſin a' dh' ard ſhagart ' iumchuidh air ar ſonne, neach ata naomha, neo-' lochdach, neo thruailli, air a ſgaradh a pheaca-' chuibh,' Eabh. vi. 26. Nach bu mhòr an tomhas iriſleachd do mhac DHE, a bheatha a chaitheadh 'ſan t.ſaoghal ſo tuille 's tri bliadhna'-dèug thair fhichead, mar dhuine do-bronach agus eolach air doilghios, air a dheanadh fo 'n lagh?

1. Ma rinneadh CRIOSD fo 'n lagh, cha 'n fhéud ſinne a ſmuainteachadh gu bheil e ceadaichte dhuinn ar beatha a chaitheadh os cionn an lagha, ach feum-aidh ſinn a bhi umhal dha co fad 's a tha 'nar comas agus mathanas iarruidh trid CHRIOSD ann ſna

h-uile nithibh, air am bheil ſinn a' tighin goirid. An robh mac DHE umhal do'n lagh, is am bi neach air bith do chloinn nan daoine co an-dàna 's am beatha a chaitheadh as eugbhais lagha, ach a' leantuin mar lagh, an an-tograidh chlaoin andiadhaidh agus an an-mianna fheolmhora fein? Mo thruaighe cia lionmhor iad, a tha caitheadh am beatha gu follaiſeach calg-dhireach ann aghaidh lagha DHE?

2. Choi'-lion CRIOSD an lagh air ar ſonne. Ge d' nach 'eil ſinne dhinn fein murrach air umhlachd iomlan agus ſheaſmhach * a thoirt do'n lagh, a reir an iartuis a 's teinne ann an cumhnanta nan gniomha, gidheadh mar ſo thug CRIOSD umhlachd iomlan d'a; agus ma bhitheas aguinne creideamh ſlainteil, mioſar na rinn CRIOSD air ar ſon, mar gu'n deanadhmid fein e. Na tugadh ar peacunnadh, a chaidh ſeachad, mi-mhiſneach dhuinn (ma 's fior aithreachain ſinn) gu teachd a dh' ionnſuidh buird an Tighearna. Choi' lion CRIOSD an lagh air ar ſon, agus mioſuidh e dhuinne na rinn agus na dh' fhuiling e, agus ſaoraidh e ſinn o mhallachadh agus o dhite an lagha. Cha 'n e mhain gu bheil ar Triath uile-chomaſach agus uile-thoileach, cha 'na e mhain gu bheil a thoilltneas lan-dhiongmhalta, eadar-mheadhanaireachd uile chumhachdach, ach coinnichi' a throcair gu luath am fior aithreachan. Ge d' nach d' iarr am mac ſtruidheil ach gu'm buinteadh ris mar an t-oglaoch bu ſhuarruiche ann an teaghlaich Athar, gidheadh mharbhadh an laogh biata air a ſhon, chuireadh uime an truſcan a b' fhearr 's ghabhadh ris mar mhac gradhach.

II. ' Bhuaireadh e leis an diabhal ſan fhaſach re ' da-fhichead latha,' Mat. iv. Luc. iv. Bha eſan da

* Bhunaiteach.

da nach b' aithne peacadh agus 'na bhèul nach d' fhuaradh riabh cealg, air a bhuaireadh gu na peacannadh a bu ghràineile, iodhain an-earbſa a' freaſdal DE, agus iodhal adhraidh. Bhuaireadh eſan, a tha ſolar lòin air ſon a theaghlaich mhòir air neamh, air thalamh, 's ann ſa chuan, gu an earbſa a dheanadh a' freaſdal DE, le àithne thoirt do na clachuibh fàs 'nan aran. Bhuaireadh an tì ſin, a tha riàghladh nan uile nithe le f hreaſdal, gu freaſdal DE a bhuaireadh, le è fèin a thilgeil a ſios o bhinnein an teampuill. Bha 'n tì ſin, d'an eìgin do dh' ainglibh neimh air fad is do dhaoinibh, ùmhlachd a thoirt, 'na làthair an èigin do gach glùn lùbadh 's do gach teanga aidbheil a dheanadh, air a' bhuaireadh gu tuiteam ſios ann làthair an Diabhail, an Drèagain dheirg, na ſean nathraich, a bhuair ar ceud ſinſirr, a chum adhradh a dheanadh dha. Gun ag air bith, ge d' is iad ſo na buaireanna ſònraichte, leis an tug an Diabhal ionnſuidh air CRIOSD, chuir è fèachuinn air le iomadh buaireadh eile nach 'eil ſgriobhta. Oir rè da f hichead latha bha è buaireadh CHRIOSD ſan fhàſach. Seadh thug e oidhirp air a bhuaireadh gu mì-chreideamh, gu chuir ann ag am b' è mac DHE, 'Ma 's tuſa mac DHE', arſa-eſan. Cha 'n iongantach, ge d' robh creidmheach bochd fann air a bhuaireadh leis gu a chòir air CRIOSD, a chuir ann teagamh, 'nuair a dhoidhirpich è mac DHE a bhuaireadh gu neochreideamh. 'Air chor 's gun robh è air a bhuaireadh 'air gach uile dhòigh mar ata ſinne, gidheadh as 'eugbhais peacaidh,' Eabh. iv. 15. 'Oir a mhèud 'gu'n d' fhuiling è fèin, air dha bhi air a bhuaireadh, 'is comaſach, è air cobhair a dheanadh orraſan a tha air am buaireadh,' Eabh. ii. 18.

Faic cionnus a bha CRIOSD air a bhuaireadh ſan fhàſach, cha'b ann rè la no dha, ach rè da f hichead

 latha

latha, far nach ro tigh aige gu còmhnuidh a ghabhail ann, no lòn gu acras a chasgadh, gun chuideachd ga cò'-radh ach siadh-bheathaichean na machrach agus deamhain, ach gabh fealladh le mòr-ghàirdeachas mar a thug CRIOSD buaidh air uile bhuaireannuibh nàmhaid mi-runaich ar n anmanna.

Mar so chaidh CRIOSD a bhuaireadh chum gu'n deanadh e co'-fhulang linne 'nuair a bhuairear sinn. Chìosnuich e an nàmhaid le ùghdarras facail DE; a chur eiseimpleir romhainne feum a dheanamh do chloi-lheamh an spioraid, eadhon facal DE; a chathachadh 'an aghaidh ghathan millteacha, fuil-eachdacha Shàtain, agus a theagasg dhuinn amharc suas le sùil creidimh air CRIOSD gu grâsan f haghail, a chum lamh an uacar fhaotuin air buaireadh, mar a dh' amhairc clann Israeil suas air an nathair umha, Air. xxi. 9. a chum an leigheas an uair a lotadh iad leis na nathruichibh loisgeacha. Ma bhuaireadh mac DHE air an dòigh so, cha 'n ion duinne fiuthair a bhi aguinn ri dol as gun bhuaireadh. Na gabh ion-gantas an uair a thig buaireadh a' d' charabh. Oir ma bhuaireadh do mhaighisdir, cionnas is urrainn thusa dol as saor uaithe. Ma bha a dh' an-dànadas aig an diabhal ionnsuidh a thoirt air naomhachd gun smal, ge d' nach robh comas aige buaidh fhaotuinn; ma thug e oidhirp air neo-chiontas neo- chriochnach, neart uile-chumhachdach agns subhailc gun sal; ma chuir e 'an aghaidh an rùin shìorruidh a bh' aig TRIATH na beatha a thearnadh shliochd Adhaimh, ciod an dìchiol nach dean è 'an aghaidh chreataireau co anfhann ruinne, a tha air ar breth'an truaighe, a tha làn do thruilleachd agus air ar 'n eabradh ann an clàbar a' pheacaidh. Ach gidheadh, deanamaid gàirdeachas, oir bhrist mac DHE gial rìghe an uamh-ais agus cha leig e le'r nàimhdibh ar buaireadh

thair

thair ar comas, mar ann aguinn fèin a bhitheas a' choire. Le neart gràis ar Slanui'-fhir bheir finn buaidh fa' chònrag, teichidh ar nàmhaid uainn gun a chobhartach agus bithidh finn tèaruinte fuidh fgàile fgiathan ar De. Ge do bhuairear thu, o chreidmhich, gus na peacanna as gràineile, n'a tugadh fo mì-mhifneach dhuit gu tighin a dh' ionnfuidh bùird an Tighearna Oir ma chathaicheas tu 'n aghaidh gach buairidh, cha chuir Ard-cheannard do fhlainte, a thug buaidh amach, t fnaillinnean as do leth. Oir tha finn a'faicinn gu'm feud an neach, a's mo anns ambheil do ghràfuibh Dhe, a bhi air a bhuaireadh chum na'm peacannadh a 's ro ghràineile, ma bha Dia nan uile, air a bhuaireadh leis an diabhal. Cha 'n 'eil amharas air bith nach robh Criosd air a bhuaireadh gu minic rè a bheatha. Oir tha Luc ag ràdh, "'Nuair a chrìochnuich an diabhal a 'bhuaireadh gu'n d' imich e uaithe rè tamuil amh-'àin," Luc. iv. 13. Eabh. iv. 15. agus xiii. 8. Air a' mhodh cheudna feudaidh finne bhi cìnnteach, gu'n coinnich finn buaireánnan am fad a bhitheas finn air chèilidh dhiombuain na beatha fo. Am fad 's a bhitheas peacadh 'fan t' faoghal, a bhitheas truailleachd 'nar nàdur agus gus an nighear air falbh gu glan nìmh na fean narach o ar criodhachuibh 's gus an aifigear finn gu cala na fìth, far am bheil naomhachd gun fal agus àrd-fhionas ar nàduir, 's èigin dhuinn cathachadh tre fhairge dhoinionnaich na deuchuinn 'an aghaidh ar nàimhdean fuileachdach: agus an cuir finn dhinn uchd-éideadh a chreidimh agus clogaide na flainte agus an ruig finn ar n ionad-còmhnuidh àidh.

Cia ceangailte a tha e ort, o chreidmhich: gràdh a thoirt do Shlanui'-fhear an t' faoghail ? Ge do ghràdhaicheadh tu e le gràdh aingle agus dhaoine,

cha

cha bhiodh 'an ſo ach neo-ni ann coi-meas do'n ghràdh a thug eſan duitſe. Ge d' nach robh feum aig ort, ghradhaich e thu o ſhìorruigheachd. Mu'n d' rugadh tu, b'ha a ghliocas gun mhearachd, gad, chuartachadh, agus broſnuich a thròcair neo chrìochnach e gu d' pheacadh, is do thruaighe, a ghabhail air fein. Mu'n do ghineadh tu, mu'n robh eolas agad air, mu'n d' rinn thu ùrnuigh ris, dhòirt è deoir gu fraſach air do ſhon ann an lathair Athar agus làn-dìol e cheartas. Ghabh e t' ainſheach air fein, agus dhìol ſe è le ghràdh. Thug e buaidh air do naimhdibh agus theagaiſg e dhuitſe cionnas a bheir thu buaidh orra mar an ceudna. Bhuaireadh fhìor-ghloine gun ſal le mì-run an nàmhaid a's motha, a chur eiſeamplair romhainne cathachadh 'na aghaidh. O mo Thighearna, a thug buaidh 'ſa chathcuidich mi'an aghaidh buaireanna mo namhaid; oir tha e ga m' bhuaireadh 's gach am, 'ga fhalach fein air uairibh ſo choſlas maithis, agus ag atharrachadh a dhreacha ga aingeal ſoluis. Tha e ga m' bhuaireadh air gach dòigh, 'am ſochur cuideachd agus a m' aonar, amach agus a ſteach, ann nithibh matha 's ann nithibh olc a a'm' fhois agus a'm' ſhaothair, a'm' ùrnuigh agus a'm' ghnìomh. Tha e gairm diamhanuis an t' ſaoghail, truailleacd mo naduir agus droch eiſeimpleir dhaoin' chum a chòmhnadh anns a'chath. O DHIA a mhaithis, dìon mi o 'n leoghan bheucach, cuir an ruaig air gun a chobhartach aige, teaſairg mi o bhuirbe ſo ſgail do ſge. Cog air mo ſhon, agus thoir le d' chumhachd buaidh 'ſa' chath.

III. Dhian-rugadh e le daoin' aingidh. Cha luaithe rugadh Triath na beatha, na dh' iarr Herod, le innleachduibh cuilbheartach i a chur gu bàs ann an uaigneas, a' ſeoruich gu dùrachdach do na daoinibh glice,

glice, c'aite, an d' rugadh CRIOSD. Ghabh e mar leth-sgeul, gu'n tigeadh e 's gu'n deanadh e aoradh dha ge do b' e run a chridhe a chur gu bas. Agus an uair nach do fhoirbhich innleachdan fuilleachdach mar a mhiann, ann an diamhair, bhrist a mhiosgunn agus fhearg amach gu folluiseach. Mharbh e na h uile leanabh gille so aois dha bhliadnuidh 'san chearnuidh sin do 'n duthaich 'an d' rugadh CRIOSD. Chasgair e 'n toiseach an t' Shanhedrim no ard-chomhairle nan Iudhach, a chum a rioghachd a dhaingneachadh, gun aobhar sgioraig, 'na laimh fein. Agus 'an diaigh sin bha orduigh co teann a chur na naoidheachan gu bas, ann an dochas gu marbhtadh CRIOSD 'na miosg, as gu'n do mharbhadh a mhac fein. Cha luaithe thionsguin CRIOSD air soisgeul na sithe a shearmanachadh gu folluiseach, nadh' eir 'ich a ghnath suas Iudhaich, Phairisich agus Ard-shagairt ga dhian ruagadh agus ag iarruidh le dian-thogradh e fein agus a chliu a mhilleadh, air thus ann an uaigneas, agus 'nuair nach d' fhoghain so bhrist an garg-bhoile amach gu folluiseach 's bhagair iad gu h uamhasach le carn eaglais * gach neach, a dh' aidmhicheadh gu'm b' e CRIOSD am Mesiah, gus fa dheireadh an do nigh iad an lamhan 'na fhuil luachmhoir-san, leis an do shaoradh an cinne daonna. B' og a b' eigin da teicheadh do'n Ephit air son tearmuinn o a naimhdibh mi-runacha. O chreadhail dhian-ruagadh gu bas e le daoinibh agus deamhnuibh. Theich uachdaran an t' saoghail o a chreatairibh fein. Theich Tobar na beatha, a tha riarachadh gach duile air neamh agus air thalamh, an ti a tha 'na fholas do'n aitim, a tha 'n amhghar 's 'na neart do'n mhuintir fhann. Dhian-ruagadh an Cruith-fhear leis a chreatair, TRIATH na beatha le cnuimhibh

* Ascain-eaglais.

ibh dibli na talmhuinne. Gabhamaid gu fuilbhir, toileach ris gach geur leanmhuinn a chuireas freafdal DE 'nar carabh, oir dh' fhuiling ar maighiſdir fo romhainn. Cha 'n 'eil finn ach 'nar coigrich air thalamh, cha 'n e fo ar n' aite comhuidh bunaiteach, is tha fin ag ofnuich a ghnath an deis fonais ar naduir gus an ruig finn an t' aite 'am bheil finn r'a mhealtuinn. Na gabh iogantas ge do bhitheas daoine malluichte 'an ti air do gheur-leanmhuinn, air d' fhogradh, air do chlaoidh, air do chaineadh, ge do bheir iad uait do choir agus ge do chuireas iad gu bas fein thu; oir mar fo mhi-ghnathuich iad do mhaighiſdir. Dhian ruag iad gu bas e, 's 'nuair a bha e caochladh air a' chrann agus a dh' iarr e deoch g'a neartachadh fo throm-luchd a phein, cha do thairg iad dha ach domblas agus fion geur. Faic 'an fo, o dhuine, nadur an t' faoghail d'am bheil moran a' toirt geille, agus air fon am bheil iad (feudaidh e bith) a' reic an flainte. Bheir an faoghal aingidh 'an comhnuidh fuath do dhaoinibh matha agus do Thobar gach mathais agus d'a fheirbhis. Oir cha 'n 'eil communn aig folus ri dorchadas, no aig DIA ri Belial. Tha nadur naomhachd agus nadur minaomhachd calg-dhireach ann an aghaidh a' cheile, agus mar fo bidh nadur an luchd-muintir. Ma dh' fhuiling CRIOSD moran claoidhe air do fhonfa, bi cinnteach nach 'eil an t' oglach ofcionn a mhaighiſdir. Ma tha nadur DHE agus nadur an deamhain 'an aghaidh a cheile, bi cinteach nach taitin do nadurfa a us a nadurfan r'a cheile, 's uime fin gu'n toir e fuath dhuit.

IV. Dh' oibrich e mar fhaor maille ri Ioseph re uine mhoir a' cofnadh arain le fallas a ghnuife, Mat. xiii. 55. 'Nach e fo mac an t' faoir, ars a

' n..imhdean,.

'naimhdean, is nach e ainm a mhath r Muire"
Chaidh a leagail mar earran d'a phein air Adhamh, gu'm b' eigin da aran itheadh le fallas a ghnuise gus an do phill e dh' ionnsuidh an dusluich. Agus uime sin dh' fhuiling esan, 'd' am buin an talamh is a 'lan agus gach spreigh air mhile cnoc,' Salm l. 10. 'd'am buin eunlaith an t' sleibhe agus beathaichean 'na machrach, a tha fosgladh a lamh agus a' ria-'rachadh gach uile dhuil a tha beo.' Salm. cxv. 16. a bheatha a chaitheamh mar fhear ceirde bochd a' cosnadh arain le fallas a mhaluidh, a chum ar n anmanna shaoradh o sgrios sìorruidh. Ge do b' e Righ na gloire, ge do bha sealbh aige air gach uile ionmhas air neamh agus air thalamh, thoilich e fas bochd air ar son-ne. 'An diaigh sin, thionsguin e air soisgeul na sithe a shearmanachadh re thri bliadh-nadh agus she-miosa, a' dol mu'n cuairt o aite gu h aite a sior-dheanamh matha d'a chreatairibh fein gus fa dheire an do leag e a bheatha sios air ar son.

Tha eisimpleir ar Slanui'-fhir a' teagasg dhuinn, nach 'cil e ceaduichte dhuinn ar beatha a chaitheamh ann diamhanas. Cha robh Adhamh r'a bheatha a chaitheamh, ann an staid na neo-chiontais, diamh-anach. Thug Dia nadur gniomhach do'n anam. Tha ghrian, a'ghealach, na reulta 's na saoghail loin-nearra os ar cionn, an cuan agus an talamh a tha fa 'r bonn, a'sior-ghluasad. Tha aingle a' frithea-ladh do dh' iartas De. Tha 'n cruinne-ce air fad agus na bheil ann a ghnath a' gluasad. Tha mar fhiachan oirne ar math fein agus math dhaoin' cile a chur air aghaidh, frea arrach do'n chrich m'a choinne 'n do chruthaich Dia sinn.

V. Chaith e bheatha 'am bochduinn, 2 Cor. viii 9. 'Oir 's aithne dhuibh gras an Tighearna Iosa 'Chriosd,

'CHRIOSD, ge do bha e faibhir gu'n d' fhas e aimbeartach air ar son-ne, chum gu'm biodh finne faibhir trid a bhochduinn, 2 Cor. viii. 9. 'Nuair a dh' iarradh cis air Righ nan righrean, cha robh airgiod no or aige fein, ach b' eigin da Peadar a chur a dh' iarruidh airgid 'an iasg nam mar. 'Ge do bha tuill 'aig na fionnuich, brocluinn aig na leoghainn, agus 'nid aig eunlaith an adhair, cha robh aig mac an 'duine, aite ann an cuireadh e cheann,' Mat. viii. Cha robh ionmhas faibhris fhaoghalta air Tighearna nan Tighearnan. Ach re a bheatha bha e air a chumail suas le fhiughantas agus lon a chreatairean fein. 'Nuair a bha e gu marcachd a ftigh do bhaile Ierufaleim cha robh ainmhidh aige, ach afal a ghabh e'an iafad. Cha robh aig Righ na fithe tigh leis fein, 'an gabhadh e tamh, no uaigh leis fein 'an amhlaicte e, ach rugadh e ann an ftabull duin' eile, ghabh e comhnuidh 'ann an tighibh dhaoin' eile agus dh' amhlaice dh e 'an uaigh duin' eile.

Mar fo ghabh esan, 'Nach do mheas mar reubain 'a bhi co'-ionann ri DIA,' Phillip. ii. 6, 7. dreach oglaich ro bi ochd air fein. Ge d' is e tobar an t' faibhris nach traogh, agus aig am bheil lan-fheilbh air na h uile nithibh, dh' fhas e aimbeartach, a chum finne a dheanamh faibhir, 2 Cor. viii. 9. Chuir e death car feal a thrufcan gloire, agus fgeaduich fe e fein 'am broineaguibh neo-iu chml or ar bafmhorachd-ne, chum gu'n tugadh e dhinne trufcan falach ar truailleachd agus ar peacuidh, agus chum ar fgeadachadh le eideadh neo-bhafmor fhireantachd fhiorghloin fein. Bha gach ni faoghalta a dh' uireafbhuidh air an ti fin, leis an leis an faoghal. Bha gach co'-fhurtachd thalmhuidh a dh' easbhuidh air an DIA fin, aig a bheil ionmhas gach faibhris, a chum, le

faibhreas

saibhreas pailt a ghrais, gu'n deasuicheadh e sinn air son sonais bhith-bhuain. Chi sinn gu bheil bochduinn o'n leth a muigh agus gràs o'n leth a stigh a' co'-sheasamh r'a chèile. 'S e DIA aig a bheil fios ciod an staid a 's freagarruiche dhuinn agus bheir e gach ni dhuinn, a rèir ar feuma. O b' fhearr gu'm biodh bochduinn spioradail air ar n anamuibh, 'an sin dheanadh e saibhir sinn le gràsuibh agus co'-fhurtachd a Spioraid. Oir 'riaruich e a mhuin-'tir, a bha ocrach, le nithibh matha, agus na da-'oine saibhire chuir e uaithe falamh.'—O ionmhais an t' taibhris shìorruidh! o ghliocais neo chrìochnaich, thoir gràsan dhamhsa do chreatair bochd, a chum gu'm biodh, agam sealbh annadsa, ge do bhitheas gach nì eile dh' easohuidh orm. Ciod an suaimhneas a dh' fheudas mi fhaotuinn o'n t' saoghal as eugbhais do ghraìs. C'air son a thogradh mo chridhe 'n dèis nan nithe, a bhiodh 'nan inneil air mo thruailleadh, agus a thàirngeadh do ghràdh o m' chridhe, 's a bheireadh uam sonas m' anma? 'An àite mil fhaotuinn sa' pheacadh cha 'n 'eil ann ach nimh. O thusa, aig a bheil neart uile chumhachdach, cuidich agus neartuich mi 'n aghaidh gach buairidh, a dh' fheudadh mo tharruing d'a ionnsuidh. Thusa, a bha bochd 'san t' saoghal, is aithne dhuit m' uireasbhuidh agus mo thruaighe; 's mar an ceudna a' chunguidh leighis, slanuich 'm anam o uaill an t' saoghail. O gabh mi stigh a dh' ionnsuidh saibhris do ghràis. Tog mi os-cionn an t' saoghail agus bitheam air mo bheathachadh le nithibh matha do theacha. Tha mi 'g am' thilgeadh fein le m' uile pheacadh, thruaighe agus uireasbhuidh ann do glacuibh caomha, tha mi tiomnadh mo spioraid a' d' lamhuibhse, a rinn e rèir do dhreacha fein. Athleasuich e le d' fhìrinn agus le d' ghliocas. Sgar m'

anam o gach ni a dh' fheudadh mo fgaradh uaitfe, gràdhuicheam an faibhreas fin, a tha r'a fhaotuinn ann ad' bhochduinn.

VI. Bha beatha CHRIOSD làn doilghis. Cha 'n e 'nhain gu'n robh e 'na dhuine do-brònach agus eolach air truaighe, ach air doilghios cuideachd, Ifa. liii. 3. 'S è fin, duine air a lionadh le bròn is air a chleachdadh ri mulad. Cha luaithe rugadh e, na thionfguin e air àmhghar na beatha fo a bhlafad. Thimchioll ghearradh e air an ochdamh latha, 's dhian-ruag Herod e. Dh' fhuiling e bochduinn an t' faogh-ail, mafladh o dhaoinibh, buaireadh o'n diabhal, ana-càinnt o pheacachaibh, agus corruich DHE. Bha làn-mhothachadh aige ròi'-laimh air gach mafladh, claoidh agus guin, a bha e ri fulang. Bu leoir fo a dheanamh a bheatha brònach, mi-fhuaimhneach. Ach b' e a mheudaich a bhròn ofcionn gach ni, an roi'-fhealladh a bh' aige do'n oidhche dhubhuich fin, ann fan d' fhuiling e cruaidh-fpàirn anma agus cuirp air a' chrann. Chunnaic e roi'-laimh gu'n robh e ri iomachd 'am fion-fhafgan feirge Athar 'na aonar, Ifa. lxiii. 3. Agus cia mor am bron agus an t' uamhann fpioruid leis an do luchdaicheadh anam, le bhi fmaoineachadh roi'-laimh air an uair thuirfich, bhronaich, dhubhaich fin, ann an robh e ri fulang, agus a thug air a ràdh, ' Tha m' anam ' ro bhronach eadhon gu bàs,' Mat. xxvi. 38. Bha e 'na DHIA, gu fhulangas fhaicinn roimh' laimh, agus 'na dhuine, gu mothachadh trom a bhi aige air.

Mar fo dh' fhàs an DIA fin, a tha 'na thobar gach aoibhnis agus gach folais gun fmal, 'na dhuine làn do bhron, air fon ar peacaidh, a chum gu'm feuda-maide, a thoill a bhi air ar claoidh a chaoidh ann an lafruichibh bi'-bhuana, gàirdeachas a dheanamh a chaoidh nan cian 'an gloir gun chrìch.

VII

VII. Dh' fhuiling CRIOSD mor-thair, Isa. liii. 3. Rinneadh di-meas air agus chuireadh cul ris le daoinibh. Thugadh gach eas-urram d'ar Slanui-fhear; cha'n ann amhain le daoinibh ain-eolacha, suarracha agus gun mhios ; ach mar an ceudna, leis na sgriobhuich agus leis na Pharisich, leis na seanairibh, le na priomh shagartuibh, le luchd-riaghluidh a' bhaile agus leis na daoinibh a bu chliuitiche agus à b' ainmeile, cha 'n e 'mhain ann an ughdarras agus 'an saibhreas, ach mar an ceudna 'm foghlum agus an' diadhachd. Bhrcsauicheadh iad leis an sharmad mhi-runach, chealgach, a bh' air lasadh an taobh a stigh dhiubh, gu eas-urram a thoirt do Thighearn na beatha. Rinn iad di-mios air fein, chionn gu'n robh an oigh air bheag saibhris. 'Nach 'e so (ars iadsan) mac Iosciph ? nach i a mhathair 'Muire? Nach iad a bhraithrean Seumas agus Iofes 'Simeon agus Iud ? Nach e so an saor ?' Bha iad a' cur ann ceill gu'n robh iomlaineachd na sior-ghloine, 'na gheocach, 'na phoitcir, 'na chompanach struidheil, neo-stuama, do na daoinibh a bu chiontuiche 's bu shuarraiche, Phublicanàchuibh agus pheacachuibh. Chuir iad ann ceill, gu'n robh a theagasg truaillidh 'an aghaidh lagha Mhaois; ceilleil, ceannairceach, a' bacadh cise a thoirt do Cheasar) agus nach robh 'na mhiorbhuiltibh ach droigheachd Chuir iad gu mi runach ann ceill, nach ann le cumhhachd DHE a rinn e na miorbhuillean sin, air son an tug an sluagh urram dha, ach le innleachdaibh ifrinne agus le comhnadh Bhelsebuib, cheannaird nan deamhan. Thuirt iad ri fior-ghloine gun sal, gu'n robh e mi-naomha, ris an ti a dh' orduich an t' sabaid, gu'n do bhrist e i gu minic. Co an dana a bha chreatairean fein as gu'n do chuir iad gach cionta a bu ghraineile agus a b' uamharra as a

leth, eadhon, dia-mhaſladh, ' C air ſon a tha 'n
' duine ſo a' toirt maſluidh do DHIA, ars iadſan ;
Bha gach aon d'a naimhdibh ag radh, gu'm b' fhear
mi-ghniomh agus co'-fheifeadh do luchd-neoghloine
e gu'n robh e air mhi-cheill agus gu'n robh deamhan
aige. Thuirt iad gu bitheanta nach robh ann ach
miſgeir, fear-cuthaich, Samaritanach agus neach aig
ann robh deamhan. Ma bha e uair air bith ann an
cuideachd pheacach, ge do bha a bhriathra a ghnath
naomha, 's ge d' nach robh e'g iarruidh ni air bith
ach an ſlainte agus an ſonus, gidheadh mhios iad
e mar neach, leis a m bu mhiannach itheadh agus
ol maille riu. Ma bha domhladas ſluaigh 'ga lean-
tuinn a dh' eiſdeachd fhacail, no dh' fhaicinn a
mhiorbhuiltean, dhit iad e mar neach a bha tog-
bhail buaireis agus aïs-ſhithe.—Air an doigh ſo, do'n
ti ſin, d'an tug aingle mor-urram, thug daoine eas-
urram; dhaſan, d'am bheil neamh a' toirt aoraidh,
thug luchd-aiteachuidh na talmhuinne ana-cainnt.
Thugadh ſpid leis an t' ſluagh, do'n ti ſin, a tha
armailtean fhlaithis a' glaodhuich a bhi airſ air
cumhachd, ſaibhreas, gliocas, neart, urram, gloir
agus beannacha.

VIII. Dh' fhuiling CRIOSD acras, Mat. iv. 2.
' Bha e'n diaigh ſin air acr s.' Bha eſan, a tha ſolar
loin do dh' eunlaith an adheir, do dh' iaſg na
fairge agus do bheathaichibh allta, e fein gu minic
air acras 'ſan t' ſaoghal. Dh' ith an duine an tus
le cíocras ana-miannach, am mios toirmiſgte agus
uime ſin bha acras air mac DHE, gun lon goire-
aſach g'a chaſgadh.

Gabh beachd fhealladh air a' ghradh iongantach,
a thug CRIOSD d' ar u anmannuibh. Du' fhuiling
an ti ſin, atha beathachadh a' chruinne-che gu
leir, acras a chur gu'n d'aruicheadh e ar n anman-
nuibh

nuiblr gu fiorruidh le nithibh matha a thigh e gu'n tugadh e finn a dh' ionnfuidh na ftaide agus an ionaid fin, f r nach bi ocras no iota oirn ni 's mo Taifb. vii. 17. far am bi lan-chomas aguinn itheadh do chraoibh na beatha, a tha ann a' meadhan Phàrrais ar De, Taifb. ii. 7. O gu'm biodh ocras àir ar n anmanna 'n toir air Criosd, a dh' fhuiling urrad acrais agus chlaoidh e air ar fon-ne 'An fin dh' fheudamaid a bhi earbfach is lan-chinnteach, gu'n riaruicheadh è ar n anmanna le grafuibh a fpioraid, 'nuair a thig finn a dh' ionnfuidh a bhuird.

IX. Dh' fhuiling Triath na beatha iota, Eoin iv. 7. 'Deir Iosa ris a mhnaoi, thoir dhamfa deoch. Eoin. xix. 9. 'an diaigh fo deir Iosa, tha iota orm.' Bha iota corparra gu bitheanta air an tobar fin, a dh' fhofgladh chum iota fpioradail dhaoin eile a chafgadh. Bha efan, a tha toirt cuiridh dhoibh fan uile, air a bheil iota, teachd d'a ionnfuidh fein agus an diol ol, 'an geall air copan do uifge fuar fhaotuinn dha fein. Dhiultadh deoch do uifge fuar dhafan a tha 'g ràdh, Laoc. v. 1. 'Ithibh, o mo 'chairdean, oluibh, feadh, oluibh gn faibhir, o 'mhuintir mo ghraidh! agus gidheadh thairgeadh domblas agus fion geur dha, ach gidheadh dh' ol e copan fraoch-feirge agus dimb Dhe, a dhlighear dhuinne air fon ar peacaidh. Dhiultadh dha 'n copan fin air an robh mor-fheum aige, ge do dh' ol e 'n deoch bhàfmhor, nimheil: fhearbh fin a bu choir dhuinne ol. 'An aon fhacal dh' fhuiling Triath na beatha iota, chum gu'n tugadh e dhuinne r'a ol, uifge na beatha gu faor, Taifb. xxii. 17.

Chi finn o'n earrainn fo do eachdruidh ar Slanuifhir cia meafarra agus neo ailghiofach a bu choir do mhac an duine a bhi 'na bhiadh 's 'na dheoch. Ma dh' fhuiling uachdaran a chruinne che ocras

agus pathadh le easbhuidh bidh agus dithe, am math a thig dhuinne, am biadh no 'n deoch, a tha sinn a' faotuinn o laimh fhial, a mhi-bhuileachadh air craos no misg? Agus nach coir dhuinn a bhi taingeil air son ar pailtis, a' toirt do gnath fainear gu'n robh mac DHE air a chlaoidh le tart agus gear-acras air son ar peacaidh? O Thighearna, deonuich gu'm bi acras agus tart air m' anam 'an geall ort fein, ann 's gach aon am, gu sonruichte 'nuair a thig mi ghabhail co'-roinn do d' shuipeir naomha, a dh' ol do d' fhuil, a tha 'na deoch do rireadh, agus a dh' itheadh do d' fheoil, a tha 'na biadh do rireadh, Eoin. vi. 55. a chum gu'm biodh m' anam ciocrach agus iotmhor air a bheathachadh le creideamh anns an t' Slanui'-fhear bheannuichte, a cheusadh air son peacanna a chinne 'daonna. O gu'n raibh ciocras agus tart air m anam an geall air an DIA bheo. Mar a thogras fiadh le ard-bhuirich ris na sruthuibh uisge, gu'n robh tart air m' anam an geall air an DIA bheo, a 's urrainn amhain mo thart a chasgadh. O c' uin' a nochdar mi a' d' lathair? C' uin a chi mi maise do ghnuise? O ionmhais m anma ann am fasach lom an t' saoghail so, na diol orm am fion geur, an domblas agus a' chlaoidh, a thug mi dhuit le m' pheacannuibh 'nuair a bha iota ort; ach gabh sealbh gu siorruidh air mo chridhe.

X. Dh' fhuiling e sgios agus sarachadh ro mhor, Eoin. iv. 6. 'Uime sin air do IOSA a bhi sgith le a 'thuras, shuidh e mar so aig an tobar.' Os-barr air an sgios a dh' fhuiling CRIOSD, o obair mar shaor mu'n do thoisich e air soisgeul na sithe a shearmanachadh, 's iomad ceum airsnealach 'n diaigh sin a shiubhail e eadar h Ierusalem agus Galili, o bhaile gu baile, 's o dhuthaich gu duthaich; uair a' direadh, 's uair a' tearnadh bheann, uair a' teicheadh le anam

a

a naimhdibh fuileachdach, air uairibh a' triall le fallas agus saothair gus am bu bhuidhidh leis fuidheadh sios gu fois a ghabhail, Eoin iv. 6. mar a rinn e aig tobar Iacoib. Air uairibh eile bha ar Slanui'-fhear beannuichte co trom le sgios air tir-mor, as gu'm b' eigin da gu bitheanta seoladh air muir, air achd 's gu'n do choidil e ann am meadhon doininn mhoir, 'nuair a bha gaoth laidir bhuaireasach agus tonna uaibhreach a' bagradh crioch a chur air a' bheatha. Cha de mharcuich e ach aon uair, eadhon air an la mu'n do ghlac iad e g'a chur gu bas. Seadh bha e gu minic co sgith le triall mu'n cuairt a' deanamh matha, as gu'm bu mhiann leis air uairibh dol a leth-taobh o'n cho'-theanal, gu aite uaigneach a ghabhail foise. Ach 's tric nach b'urrainn e'n goireas so fhaotuinn le domhladas an t' sluaigh. 'Am briathruibh aith-ghearr, bha a bheatha air fad lan saothaireach, sarachuidh, airsneil agus sgis. Agus an uair a bha crioch a chuairte air thalamh a' tarruing dluth, bha e co ro sgith a' giulan a chroinn-cheusaidh a mach ri sliabh corrach Chalbhari 's gu'n robh e 'n cunthart failneachuidh fuidhe, gus an do chuidich Simon e, Luc. xxiii. 26. Ach bhuanuich righ na sithe gu suilbhir 'na obair, gus an do ghiulain e eallach ar peacaidh air an t'sliabh, gus an do lub e a cheann a choinneachadh a bhais oir ar son, 's gus an d' fhosgail e le iobart fhala, dorus nam flaitheas, a dhruid sinn oirn fein le 'r cionta. Rinneadh buaiiteach do gach mallachadh agus cradh, d' an robh clann nan daoine buailteach air son am peacuidh, an ti sin, a tha cumail suas nan uile nithe le facal a chumhachd, Eabh. i. 2. 'Anns am bheil 'ar bith ar beatha agus comas gluasaid,' Gniomh xvii. 28. A tha toirt beatha agus loin do gach duil; a chum gu'n tugadh e suaimhneas do dh' anmannuibh

sgith

ſgithe, a tha ri ſaothair fo mhothachadh trom am peacaidh, Mat. xi. 28. agus a chum gu'n faigheam-aid fois mhaireannach air neamh.

Feudaidh tu, o chreidmhich, co'-fhurtachd a tharruing o ſtaid ſo do Slanui-fhir, an uair a tha thu airſnealach, ſgith 'an anam no'n corp, air muir no air tir. Bha 'n DIA a thug dhuit beatha, 'ſan ſtaid cheudna. Chaidh e a ghnath mu'n cuairt a ghairm Iudhach agus Gheintileach. Chaidh e dh' ionnſuidh bhailtean Iſraeil agus Iudaih, d'an garan-nuibh 's d'an ſionagoguibh, a ſhearmanachadh dhoibh rioghachd DHE; d'an tighibh, a leigheas nan ea-ſlainteach. 'Am machraichibh agus ri taobh na'n aimhnichean chruinnich e'n ſluagh, a thoirt dhoibh facail na firinne is bheathuich ſe aid air mhodh mior-bhuilteach. 'Nuair a thigeadh e dh' ionnſuidh crich a thurais, thoiſicheadh e do ghnath air a chreatai-rean fein a theagaſg. 'Nuair a bha dheiſciobuill a' ſmaoineachadh air nithibh feumaile a chuirp, bha eſan 'an comhnuidh a' cur air aghaidh ſlainte an anmanna. 'An aon aite ghabh iad ris agus 'an aite eile chuir iad air falbh e. Ann an ſin dh' imich e air falbh gun ghearan, a' guilan gu foigidneach, ea-corach na muintir ſin, air an robh e gu ſial a' buileachadh gach fochair, a bha feumail chum an ſlainte. 'Nuair a thoiſich e ris an t ſoiſgeul a ſhearmanachadh, dhian-ruagadh e'n comhnuidh. Aig Naſaret, a bhaile fein ghlac iad e le ain-neart 'nan lamhuibh agus b' aill leo a thilgeadh ſios o mhullach ſleibhe chais, air an robh am baile air a thogbhail, a chum gu'm bruthadh iad gu bas e, gun ni air bith aca r'a chur as a leth, ach gu'n d' innis e'n cionta dhoibh gu ſaor, agus gu'n tug e orra comhairle chairdeil an leaſa. Mar a bu chliutaiche a bha e fas le mior-bhuiltibh agus oibribh iongantacha bu mhoide a bha

fuath,

fuath, ganlas agus farmad dhaoine cumhachdacha aig eirghidh 'na aghaidh. 'S minic a dheilbh iad innleachd le cheile chum a ribeadh agus a chur ann fas Chuir iad maoir g'a ghlacadh. Thog iad clacha g'a mhilleadh. Thug iad aithné theann, ge b' e air bith aig an robh fios c' aite 'n robh e, gu'n innsead : iad so, chum gu'n cuireadh iad 'an laimh e. Dh' orduich iad gach neach, a dh' ainmicheadh ainm CHRIOSD, a bhi air charn-eaglais. Rinneadh e 'na charraig-oilbheim 's 'na chomhara chum gu'n labhrar 'na aghaidh. Tha so freagarach do bhriath ruibh a bheoil fein, 'Is fuathach leis an t' saoghal 'mise, feadh fos thug iad fuath dhamh gun aobhar.' ,S tric nach d' fheud Righ na sithe gluasad os-aird a' measg a chreatairean fein, ach b' eigin da e fein fholach mar fhogarach, a bha deanamh droch-bheirte agus a' teicheadh le anam. Oir 's gann a bha iad uair air bith gun inleachd chealgach 'nan aire chum a chur gu bas. Bu tric a bha ar Slanui-fhear ann an cunthart air muir, 'san fhasach, 'sa' bhaile, a la agus a dh' oidhche, o na seanairibh, na priomhshagairt agus luchd-riagluidh an t' sluaigh. Ach bu neartmhoire 'n ti a bha leis na bha 'na aghaidh. Mar so chaith mac siorruidh an DE bheo a bheatha 'an cunthartuibh air thalamh, a chum gu'n cosnadh e dhuinne ar beatha a chaitheamh ann saorsad, agus ann tearmunn sierruidh air beinn Shioin, ionad co'theanail aidh nan naomh, far nach druidear gu brath an dorus, Taisb. xxii. 25. far nach bi eagal gu'n toir namhaid gu brath ionsuidh oirn. Ach mar a thachair do Shlanui'-fhear an t' saoghail, tachruidh dhuinne (ma's fior-chriosduidhean sin) Bithidh ar beatha buailteach do chunthartuibh do dhian-ruagadh agus ghanlas dhaoine, am fad a bhitheas sinn 'nar luchd-turais 'an gleann na'n deur agus na

truaighe

truaighe ſo. Achannsgach deuchuinn ſpioradail agus fheolmhori, ruidheamaid a dh' ionnſuidh CHRIOSD, agus cuireamaid ar muinghin 'ſan Ti ſin, a ni, trid a ghnath-fhioſrachuidh fein, co'-fhulang linn, agus a tha deonach agus comaſach air ar ſaoradh o gach cunthart agus trioblaid. Giulaineamaid le mor-fhoighidin gach feuchainn agus cunthart, agus ma chuireas ſe e mu'r coinne, biodhmaid ullamh gu ar beatha fein a leagadh ſios air ſgath CHRIOSD. Agus fa dheoidh, miannuicheamaid le dian-thogradh tighin a dh' ionnſuidh an Nuadh-Ieruſalem, ionaid ar co'-theanail ſholaſuich, far am faic ar ſuilean Ieruſalem 'an comhnuidh ſ-hoſtinich, Iſa. xxxiii. 20. a Pailliun, nach cuirear ſios, far an teid ar cuir oſcionn cunthairt peacachuidh, agus far nach ruig cunthart do broin, geur-leanmhuinne no buaireadh oirn am feaſd.

O c'uin a dh' fhagas mi truailleachd na beatha ſo, agus gleann nan deur, a'chraidh, na h' aimh-reite agus na truaighe? C'uin a dh' fheudas mi ſeinn le buaidh-ghair, o uaigh c' àite am bheil do bhuaidh o bhàis c' aite 'm bheil do ghath? C'uin a dh' fhàgas mi a' m' dhiaigh truailleachd mo naduir; agus a bheir mi leam gloine cridhe, dh' ionnſuidh an ionaid ſin 'am faic mi mo DHIA? C'uin a theicheas mi o'n ionad ſo a' pheacuidh agus na doruinne, a dh' ionnſuidh naomh-chomhnuidh an DE mhoir, agus a ghabhas tu mi ſtigh a' mioſg nan ſpioradan beannuichte, a ſheinn orain Mhaois agus an uain maille ri ainglibh agus ard-ainglibh air ſliabh Shioin gun ſgios? C'uin a leanas mi mo Shlanui-fhear gu baile an DE mhoir, a dh' fhailticheas tu mi ann an glacuibh do ghraidh le guth a 's milſe na ceol talmhuidh, O foſgluibh a dhorſa ſiorruidh righ na gloire,

a

a chum gu'n rachadh oidhre na beatha a ſtigh d'a ſhuaimhneas bi'-bhuan?

## CAIB. III.

Mu Fhulangas CHRIOSD re uine ghoirid romh' a bhas.

ANN ſa'chaibdeil a tha roimhe ſo tha caileigin do dh'eachdruidhmu fhulangasagus mu ioraſlacha CHRIOSD. Bheir ſinn fainear ann ſa' chaibdeil ſo, ciod a dh' fhuiling e re uine gheirr roimh' a bhas, ann ſan oidhche ſin 'an do bhrathadh e, 's 'an d' orduich e ſacramaid a ſhuipearach.

Ann ſan oidhche 'an do bhrathadh ar Slanui'-fhear, ghleidh e chaiſg agus chuir e far ſgaoil i, 's ſhuidhich e ſacramaid ſuipearach an Tighearna 'na h' aite, Mat. xxvi. 18, 26. Agus air dha laoidh no Salm a ſheinn (do bhrigh coſlais gur i'n ochdmha-ſalm-deug thair a' cuig fichead a ſheinneadh, chionn gu'm b' ì a bu ghnath leis na h' Iudhachuibh a ſheinn 'an deis na caiſge) 'an am na caiſge agus ſui-pearach an Tighearna, thoiſich CRIOSD air na nithe ſin fhulang, a bh' air an ciallachadh leis an da ſha-cramaid. 'An diaigh dha 'n tus an t' ſearmain ſo, a tha lan comh-fhurtachd, a thoirt ſeachad, mar a th' air a chur ſios ann Eoin xiv. xv. xvi. dh' fhuiling e mar a tha ſinn a nis r'a thoirt fainear.

I. Dh' imich e thairis air ſruth Chedroin, Eoin xviii. 1. Chaidh iad amach gu ſliabh nan craobhan ola, a bha aſtar la ſabaide no da mhile o Ieruſa-lem, gu ionad d'an goirear Getſemane, far 'an robh garadh 'am bu ghnath le Ioſa imeachd agus air an robh Iudas cealgach fior eolach. Choiſich Ioſa tre uiſge fuar Chedroin ann an oidhche fhuair ghail-linn. Leis a ſo tha cuid ag radh gu'n robh an fhai-

dheadaireachd

dheadaireachd so air a coi'-lionadh, Salm. cx. 7. 'Oluidh e deoch as an t' sruth air an t' sli he.' Bha e 'g innseadh d'a dheisciobluibh air an t' sli he, gu'n robh an uair a tarruing dluth ris, ann san robh e r'a bheatha a leagail sios air son a chinne-daonna, agus gu'n treigeadh iad uile e 's gu'm fagadh iad e ann an lamhuibh a namhdean. Chuir an co'-radh so iad uile so mhor iongantas, Mat. xxvi. 30. Ach air do Phedar a bhi ni b' earbsuiche as fein na cach, gheall e nach treigeadh esan e gus am bas. Tha sinn a' leughadh ann, 2 Sam. xv. 23—30. gu'n do thriall Daibhi le chuideachd thair sruth Chedroin casruisgte 's gu'n robh iad a' gul air an t' slighe. Ach a nis tha Criosd fein, a tha' air a chiallachadh leis an t' samhladh so, ag imeachd thairis casruisgte agus a' gul maille r'a dheisciobluibh.

Mar a thriall Criosd, roimh' a bhas agus mu'n deachadh e steach do ghloir, thair sruth Chedroin, air an amhail cheudna 's eigin duinne dol th'air sruth Chedroin ar trioblaidean agus am fulang le morfhoighidin mu'n teid sinn a stigh gu gloir shiorruidh. 'S eigin dhuinn, dol tre fhaire ruaidh nan cruaidh-dheuchuinn, tre fhasach dhubhach a bhuairidh, tre Iordan dian-chuisleach nan deuc' uinn mu'n teid sinn a stigh do'n Chanaan fhior. 'S eigin duinn dol tre ghleann tioram tartmhor Bhacai, mu'n nochdar sinn 'an lathair Dhe an Sion.

II. Dh' fhuiling e bron agus doilghios do labhairt anns a gharadh mar a chi sinn.

1. O bhriathruibh nan ceithir soisgeulaichean, 'Thoisich e air bhith ro-bhronach agus trom,' arsa Mat. xxvi. 27. 'Thoisich e air bhith crith eagalach, agus fuidh bhron ro mhor,' arsa, Marc. xiv. 33. Mu'n d' imich Criosd do 'n gharadh, thromlachduich roi'-smuainteachadh air an uair so e, le

trioblaid

tribiaid anma, mar a tha Eoin 'an ſo a'cur an ceill. 'Tha m' anam ro bhronach eadhon gu bas,' Mat. xxvi. 28. Cha 'n e 'mhain gu'n robh e bronach ach bha e ana-barrach bronach, agus cha 'n e 'mhain ſo, ach bha e ana-barrach bronach eadhon gu bas. Gu cinnteach cha ni ſuarrach a dh' fhag mac Dhe ro bhronach, ro throm, crith-eagalach agus ſo chruaidh-ghleaca ſpioraid. Chionn gu'm bu neach neo-chriochnach a bha fulang, bu ni neo-chriochnach a luchduich mar ſo a ſpiorad. Ge d' nach b' urrainn nadur na diadhachd fulang, gidheadh mar biodh ſo a' cumail naduir an duine ſuas, dh' fhailnicheadh e ſo eallaich thruim peacaidh ſhliochd Adhaimh. Chionn gu'n robh a phian a thoill iad, ſiorruidh. Cha b' urrainn a naimhdean a chur ſo amhghar co mor as ſo, oir bha 'n gradh a thug eſan do'n chinne-daonna, ni 's mo na 'm ſuath a thug iadſan dhaſan Dh'imich e do dh' aite 'am faigheadh a naimhdean amach e gu furaſta. Cha 'n urrainn briathran meud an troim luchda, a bh' air anam Chriosd 'ſan am ſin, a chur ann ceill, cha 'n urrainn cridhe thuigſin, oir tha e na dhiamhaireachd air ainglibh.

2. O 'n urnuigh a chuir e ſuas. 'Thuit e air 'aghaidh agus rinn e urnuigh,' Mat. xvi. 39. Tha Marc ag radh gu'n do thuit e air aghaidh, agus Luc, gu'n do lub e a ghlun. Agus mar ſo rinn e urnuigh; 'Abba Athair, tha na h uile nithe ſo dheantadh dhuit-'ſe, cuir an copan ſo ſeachad orm, gidheadh ni b' i 'mo thoilſe, ach do thoilſe gu'n robh deantadh,' Mat. xxvi. 39. 'Chuir Criosd ann an laithibh fheola ſuas 'urnuigh agus ath chuinge maille ri ard-eigheach 'agus deuruibh ris an Ti, a bha comaſach air eſan 'a ſhaoradh o'n bhas, agus fhuair e eiſdeachd ann ſan ni tre 'n robh eagal aige, Eabh. v. 7. Ach cionnas a fhuair e eiſdeachd? Cha 'n ann 'an cur a chop-

 an.

ain feachad air, oir dh' ol e fuas an t' iomlan dheth; ach ann an toirt an dochuinn fhadaluich, nimheil, fhearbh, as a' chopan fo. Oir ge do dh' fhaifg a' mor-chradh, a bha 'fan chopan fo, fallas fala, 'na bhraonuibh mora amach as a chridhe gradhach: ge do chlaoidh fe e gu ro mhor le goimh do innfeadh, ge do thug e air, 'na nadur mar dhuine, glaodhuich, 'Mo DHIA, mo DHIA, ciod uime threig thu 'mi?' Ge do chuir e Triath na beatha 'na luidhe marbh ann an leabuidh fheicheanta a' bhais, is ge do dhruid e fan aite fin e re feal, gidheadh ann an uine thri laithean, bhrift e cuibhreachan righ an uamhais. Mhofgail a mar leoghan as a fhuain. Agus 'an fin chaidh an copan fearbh feachad air 'an uine ghoirid, mar a ghuidh e, agus leis a bhas aithghearr fin, choifinn e beatha bhi-bhuan d'a threud. Bha urnuigh Righe na fithe, treibh-dhireach, iorafal durachdach, lan graidh agus muinghin mic, Abba Athair, arfa CRIOSD. Bha urnuigh dian-thogarrach agus minic, oir rinn e urnuigh tri uairean agus ni bu duraichdiche an uair mu dheireadh 'nuair a bha goimh ghuineach ar peacaidh ri cruaidh-fpairn r'a anam. Ciod an eifeimpleir air an cualas riamh iomradh, ann a meafg a chinne-daonna coi'-meas da fo? Och! cia do innfeadh, cia do thuigfin ro mheud an amhghair fin, a thug air Iofa, 'an oidhche fhuair, 'an aimfir fheicheanta, 'na luidhe air an talamh fo anail nan fpeur, an diaigh dol cas-ruifgte tre uifge fuar Chedroin, fallas fala, gun leth-fgeul air bith eile o'n leth amuigh, a chur dheth 'na bhraonuibh mora? Ciod a bu chion fath do'n fpairn, do'n chrith-eagal, do'n amhghar gheur, do'n chruaidhghleac, do'n bhron fo gu bas? Cha robh e faicinn fan am fo mu chomhair, nan faighd-fheara, nan fgriobhach, nam Pharafach, nam fianuifean breige,

Iudas fealltach, no'n luchd millidh, na 'n t' flat a sguirs e, no 'n coron droighine, na tairngean guineacha, no' 'n t' fleadh, gu druthadh air a chorp co trom. Ciod mata a chuir air anam agus corp Righe na fithe co mor 'fan am fo? Och! B' e 'n copan fearbh, a bh' aige r'a ol, an trom mhothachadh agus an roimh'-bhlas a bh'aige air feirg DHE, a bha ri tuteam air a cheann, agus an cruaidh-chath a bh' eadar anfhainneachd a naduir mar dhuinne, is a neart agus a ghradh mar DHIA, a bu fhior-chionfath do'n ghleaca chruaidh fo. Thoifich fan am fo fearg DHE ri tuiteam air a cheann.

O gabh beachd air mor-dhoruinn a' pheacaidh agus cia do-fhulang fearg DHE. An do chuir ar Slanui'-fhear dheth follas fala, 's an d' fhuiling e cruaidh-fpairn anma air fon ar peacaidh 's nach bi bron oirn fein air an fon? An gabh ar n anmanna tlachd ann an naimhdibh ar n anmanna, air fon an robh CRIOSD fo mhor-chradh? An do thaomaich fearg DHE amhghar co goirt air anam CHRIOSD air fon ar peacanna? Cionnas is urrainn thufa, a tha caitheamh do bheatha ann neo-gloine, 'am poit, 'an fant, ann an craos, am foir-eigin no 'm peacadh air bith, an fhearg fin a ghiulan, an uair a thaomar amach ort i gu fiorruidh. Ma bha CRIOSD car feala, trom crith-eagalach, ro bhronach gu bas, ann cruaidh-fpairn agus fo fhallas fala 'nuair a bha geur-mhothachadh aige air feirg DHE, ciod a tharlas dhuitfe mar dean grad-aithreachas agus ath-leafachadh beatha do thearnadh o leir-fgrios? An ni faoin a bhi mothachadh feirge DHE gun fhuarachadh gun fhuafgladh gu futhainn. O gradh gun choi'-meas an t' Slanui'-fhir bheannuichte, a chunnaic roimh' laimh 's gidheadh a dh' ol fuas gu toileach copan na feirge. Bha anam an Ti fin, a tha

tabhairt ſuaimhnis agus ſolais do dh' anmannuibh dhaoine, fuidh mhor-amhghar air ſon ar peacaidhne. Bha 'n Ti ſin, is beatha a dheagh-ghean, ro bhronach gu bas. Chuir Righ na ſìthe urnuigh dhurachdach ſuas ris an Athair le ath-chuingibh agus deuruibh. Bha aoibhneas na neamha air a luchdachadh le bron agus ann an cruaidh-ghleac fad thri uairean. Ach ann a meadhan fhulangais cha do dhi-chuimhnich Aodhaire ar n anmanna a threud, Chaidh e a dh' fhaicinn a dheiſciobuil tri uairean. a griofadh orra, 'nuair a fhuair e 'nan cadal iad, faire agus urnuigh a dheanamh. Ach an treas uair, 'nuair a bha eſan a bha gus a bhrath dluth do laimh, thuirt e riu ‘ caidlibh a nis agus gabhuibh foiſ,’ agus tacan beag 'na dhiaidh ſin, ‘ eirghibh agus ‘ imicheamaid; feuch tha 'n ti a bhrathas mi 'am ‘ fagas.’ Cha b' urrain a ghradh dail a chur ann ſan fhulangas ana-barraeh ni b' fhaide. Cha d' fhuirich e gus na cheangail na ſaighd'-fheara e le cuibhreachuibh, gus an do reub an luchd-millidh an-iochdmhor fheoil as a cheile 's gus an do ſparr iad ris a chrann e, ach ſhiubhail e gu toileach a mach a giulan eallaich mo pheacaidh. O co miſe, a Thighearna, d' an gabhadh tu na h urrad ſhuim? Cha mi thaingeil a bhithinn nan di-chuimhnichinn gu brath an gradh, a bu choir dhamh a thabhairt duitſe, 's nan caithinn mo bheatha ann ſa' pheacadh a chuir thuſa fo bhron co mor? Ciod air ſon nach ſluigeadh an talamh a ſuas mi, na'n amhaircinn, gun mhothachadh, ort a' caoidh le deuruibh goirte air ſon mo chiontai; agus a' dioladh le amhghar co guineach air ſon gach ſuaimhnis pheacaich, d' an tug mi mi ſein thairis? O Dhe na trocaire, dean ormſa trocair, air ſon a' bhroin a dh' fhuiling aon mhac do ghraidh, air ſon na fala a dhoirt e gu

fraſach.

frasach, air son a ghraidh a nochd e dhamh. Thoir dhamh srad * do'n ghradh sin, leis am bheil anam mo Shlanui'-fhir air lasadh air mo shon. Fosgail mo chluasan, a chum gu'n cluinnin do ghuth; fosgail mo shuilean, a chum gu'm faicinn t' eiseimpleir, fosgail mo bhile, chum gu'n seinnin do throcair gu siorruidh; Maothuich mo chridhe, chum gu'm biodh e mothachail air do bhron agus gu'n tugainn fuath do gach ni, a cheusadh tu ath-bhuailt. O gu'n deanainn caoidh air son m' uile sheacharana, mar a rinn thusa, gu'n iarrainn thusa le dian-thogradh, mar a dh' iarr thusa mise. Tha mi ga m' thabhairt fein suas do d' ghradh, stiur mi le d' ghliocas, muth mo nadur, ceangail mi le d' ghradh, glan mi le d' spiorad, deilbh mo chridhe a reir do thoile, 's na fuiling dhamh a bhi air mo sgaradh uait a chaoidh nan cian.

III. Bhrathadh e le Judas, Mat. xxvii. 49. ' Agus ' air dha bhi fos a' laibhairt, feuch thainig Iudas aon ' do'n da-fhear-dheug agus maille ris cuideachd mhor ' le cloidhibh agus batuibh o na priomhshagartuibh ' agus o sheanairibh, an t' sluaigh A nis thug an ti, a ' bhrath esan, comhara dhoibn, ag radh, ge b'e neach ' a phogas mise, 's e sin e, deanuibh greim air gu ' daingean, agus air ball thainig e chum Iosa agus thu- ' bhairt e, failte dhuit, a mhaighisdir, agus phog se e.' 'Nuair a bha Criosd, an diaigh a shuipearach a' teagasg d'a dheisciobluibh slighe na firinne, agus a toirt dhoibh comhairlean, a bha lan do ghradh agus do chaomhalachd, 'nuair a bha e ri urnuigh ann sa' gharadh, 's 'nuair a bha e air aoirneagadh 'am fallas fala, cha robh Iudas cealgach a smuaineachadh air ni air bith ach cionnas a gheibheadh e cothram air a bhrath. 'An diaigh dha cordadh ris na h Iudhaich



* Drilan.

agus gealladh cinnteach a thoirt dhoibh gu'm brathadh e CRIOSD air son beagain airgid, thug e chomhairle orra, gun ghluasad gus am pilleadh e, agudh' iarr e orra a bhi deas chum a ghlacadh. Chomharaich è' mach dhoibh an t' am agus an t' aite, 'am bu ghnath le IOSA dol a leth-taobh a dheanamh urnuighe. 'An deigh so dh' imich e agus shuidh e maille ris air a' bhord. Agus 'nuair a dh' innis ar Slanui' fhear dhoibh gu'm biodh e air a bhrath, air an oidhche sin fein, le aon d'a dheisciobluibh, ge do bha fios aig Iudas air a' chionta ghraineil, a bha 'na chridhe fein, bha e gu dian a' feoruich d'ar Slanui'-fhear co an cealgair a bha gus an t' ana-ghniomh malluichte so a dheanamh; dh' fhuiling e d'ar Slanui'-fhear a chasan a nigheadh, agus dh' eisd e ris theagaisg neamhuidh. Le cridhe soilleil, cealgach, ghabh e comhara cuirp agus fola a mhaighsdir; agus cha do chuir uan macanta* DHE eadar-dhealachadh air bith eadar e 's na h apstoil eile; 'nuair a bha e toirt dhoibh a shochairean. Ach air d' ar Slanui'-fhear fhaicinn, nach robh cruas ainneanta a chridhe truailli air a mhaothachadh leis gach comhara air a ghradh agus air a chaomhalachd, a thug e dha, agus air dha a bhi dian-thogarrach gu fulang, thuirt e ris "An ni a tha thu a dianamh. dian gu h' ealamh e." 'Shaoil na deisciobuil eile do bhri' coslais gur ann a chuir CRIOSD e dh' ionnsuidh aite eigin; ach dh' imich Iudas a chlisge† agus chuir e fhoill 'an gniomh. Agus am fad as a bha Iudas air falbh, bha mac DHE ag innseadh d'a dheisciobluibh gu'n robh an uair a nis a' tarruing am fogus, ann san robh e ri bhi air a bhrath thairis gu lamhan fuileachdacha a naimhdean Agus mar ghaisgeach treun, a tha 'ga nochdadh fein 'san ar-fhaich gu feitheamh air a naimhdibh, nochd

mac

* ciuin † gun dail.

mac Dhe, e fein a chomhdhalachadh catha air peacaidh. Cha b' ann le Sgriobhach, no Phairifeach, le ardfhagart, no le Herodianach, no namhaid folluifeach air bith, ach le neach a bha 'ga leantuin, a bhrathadh Criosd, le aon d'a dheifciobluibh, le aon do'n da-fhear-dheug a thagh e gu bhi 'nan apftoil, neach a dh' ith agus a dh' ol maille ris fein air an aon bhord, a bha gleidheadh an ionmhais, a bha 'na chuideachd corr agus tri bliadhna, d' an tug e comas mhiorbhuiltean, agus a chualadh iomad fearmain o bheul na firinne. Ach dhi-chuimhnich Iudas gach fochair agus gean-math, a chaidh feachad. Ge do bha caomhalachd 'na bheul bha ganlas 'na chridhe. Ann an eiric a chairdis, agus 'an lorg na comaine a chuir Criosd air, dh' imich Iudas fein air thoifeach nan faighd'-fheara, 's threoruich fe iad a dh' ionnfuidh Iosa, 'thainig e fein 'na cho'-dhail agus phog fe a Mhaighifdir le failte. Ach fhreagair Righ na fithe e ann am briathruibh ciuine agus cha tug e dha ach an t' achmhafan feimh fo, 'A charaid c'ar fon a 'tha thu tighin, am bheil thu le poig a'brath mhic 'an duine.' Ghradhuich mac Dhe a chairdean le fior theas-ghradh, a naimhdean foilleile le feirc; agus ghiulain e leo le mor-fhoighidinn. Tha a chairdeas bunaiteach. Tha e faicinn ar cealgaircachd, ach gidheadh tha e 'gar 'n iarruidh a ghnath, 'gar tarruing le ghradh, 'gar buithinn le fhochairibh, 's a' taifeachadh cruais ar criodhacha le unga a ghrais—Cia math air bith a' chuideachd 'fam bi finn, ge do fhearmanuicheamaid an foifgeul, ma bhitheas gras a dh' eafbhuidh oirn, tilgear air falbh finn. Ma bhitheas fo againn, ciod air bith ar crannachar, tha gach ni, a tha chum ar matha, againn. O fholuis dhealruich, fofguil mo fhuilean; teagaifg dhamh gun ghearan a dheanamh, no dioghaltas air neach air bith

bith. Spion a m' chridhe gach fuath agus gradh, a dh' fheudadh mo chumail uaitse. Na leig le fannt mo chridhe mo Shlanui'-fhear a reic. Gu'm feud mi radh le m' uile chridhe mar a thuirt Pedar, 'a Thigh-'earna, tha fios agad air na h' uile nithibh, tha fios 'agad gur toigh leam thu.' O a Throcair gun chrich, a ghnathuch iomad meadhan gu cridhe cruaidh t' apstoil a mhaothachadh, is gu thoirt a rithist a' d' ionnsuidh fein, thoir an gradh ceudna dhamhsa, a tha 'nis a' pilleadh riut le treibh-dhireàs. 'S e do chairdeas, o charuid dhilis m' anma, a tha 'mhain seasmhach agus buan. Gabh seilbh air mo chridhe gu siorruidh. Nochd dhamh dealradh glan doghnuise 's lion m' anam le d' ghradh.

IV. Ghlac na faidhd'-fheara e. 'An diaigh do Iudas a bhrath, an uair a bha na faighd'-fheara cur 'an ag amh' e Criosd, thuirt e riu, ' Co a tha sibh 'ag iarruidh,' fhreagair iadsan, Iosa o Nasaret.' Thuirt Iosa riu 's mise e, le cumhachd a ghutha thuit iad air an ais air an lar. Leis a so leig e dhoibh fhaicinn, ge do bha iadsan fo 'n lan- armuibh, gu'n robh e uile-chomasach, le cumhachd a dhiadhachda, e fein a shaoradh uatha agus an leir-sgrios gu tur, 's gur ann le lan thoil a striochd e do'n bhas. 'An diàigh dhoibh eirghidh a rithist, thuirt Iosa, co à tha sibh ag iarruidh, thuirt iadsan, Iosa o Nasaret, thuirt esan, dh' innis mi dhuibh gur mis' e, uime sin ma tha sibh 'g m' iarruidhse leigibh leo sin falbh, a' ciallachadh a dheisciobuil. Ge do bha e sein 'an laimh, cha do dhi-chuimhnich e curam aruid a ghabhail d'a dheisciobluibh Cha do leig e seachad fath riamh air solas a thoirt dhoibh agus air urnuigh a dheanamh air an son. Ge do bha Iudas cealgach 'ga bhrath, gidheadh, bha suilean uain neo-chiontaich Dhe' san am sin sein, air an lionadh le deuruibh agus fallas,

fallas, agus a chridhe air lasadh le gradh do'n chinne-daonna 's a' deanamh a suas coi'-cheangail ris an Athair, chum slainte shiorruidh a chosnadh dhoibh. Ge do ghlac iad e le foill, ge do cheangail iad a lamhan mar ghaduich 'an aghaidh lagha na Roimh, (oir bha e 'na chionta mhor neach air bith a bhuin-eadh do'n Roimh ach meirlich agus traillean a cheangal air an doigh so) ge do sgionadh e air falbh ceangailte mar so le maoruibh, saighd'-fhearuibh agus ceannard nan Iudhach, ge do bhuail iad e le 'n dorn-nuibh baotha air son na'm briathran, a bha teachd o a bheul, gidheadh cha 'n fhitulingeadh e do Phedar a chloidheamh a tharruing g'a chomhnadh. Oir an uair a ghearr e chluas do dh' oglach an ard-shagairt leis a chloidheamh, leighis ar Slanui'-fhear e air ball, thoirmisg e do Phedar ain-neart a ghnathachadh. ' Nach ol mi 'n copan, a thug m' Athair dhamh, ' ars esan,' Eoin. xviii. 2. Agus ciod a thig ris a' chinne daonna, mar saor mi iad le m' bhas ? ' Cuir ' suas do chloidheamh 'na aite fein,' agus cuimh-nich gu'm basuich iadsan uile, a ghabhas an cloidhe-amh, leis a' chloidheamh. Na'm b' i mo thoilse mo chumhachd o'n leth a muigh a chur 'an gniomh gu m' dhion fein, ' Am bheil thu 'm barail nach urrainn dhamh iarruidh air m' Athair, agus bheir e dhamh na miite do armailtibh nam flaitheas. ' Ach chaidh Pedar a stigh, agus theich na deisciobuil eile air fad. 'An sin thiundaidh Iosa ris na Phairisich, ag radh riu ' 'S i so ur 'n uairse agus cumhachd an dorchaduis. Ge do bha e 'nis 'am builsgin a naimhdean fuileach-dacha, a mhi-ghnathuich e, cha d' rinn e casaid agus cha chualas lide gearain o bheul na sithe. Ge do bha iad a taomachadh air a cheann am fuath sin a ghleidh iad 'nan criodhachuibh, cha do chuir e 'nan aghaidh Ge do bha e 'nis a' measg na maduidh-alluidh, air

an robh ciocras gu fhuil a dhortadh, bha a chridhe air neamh. Le osnuichibh thrice chuir e ath-chuinge suas ris an Athair a dh' iarruidh trocaire do na peacachuibh sin fein. Cheangladh suas lamhan a chumhachda le ghradh do chreidmhich bochda, air achd as gu'n d' fhuiling e d'a lamhuibh corparra a bhi mar so air an ceangal le cuibhreachuibh teanna, a chum gu'n ceangladh e sinne ris fein le ceangluichibh neochaochlaidcacha graidh.

V. Thug iad air falbh e gu Annas agus o Annas gu Caiaphas, Eoin xviii. 17, 14. Thug iad leo 'n tus e gu Annas (oir b' esan Athair-ceile Chaiaphais, neach a bha na ard-shagart air a bhliadhna sin) Nis chuir Annas ceangailte e dh' ionnsuidh Chaiaphais an t' ard-shagairt. Tharruing iad e gu dian thar sruth Chedroin gu h Ierusalem, 'ga mhi-ghnathachadh le 'n teangannuibh agus le 'n lamhuibh. 'S e 'n t' aobhar mu'n do chuir iad an toiseach e dh' ionnsuidh Annais, chionn gu 'm b' e Athair-ceile Chaiaphais, is g'un robh a thigh air an t' slighe air an d' thug iad leo Criosd ceangailte. Air an aobhar sin an uair a bha iad a' dol seachad air tigh Annais, bha 'n ganlas co mor as gu'n do nochd iad le buaidhchaithream agus greadhnachas folluiseach gu'n robh Iosa air a ghlacadh. B' ait a bha iad chionn gu'n robh Criosd aca 'am bruid. 'Nuair a fhuair iad an diol taire agus fochuide a dheanamh air, thug iad leo e gu Caiaphas ceangailte le eanguich theann.

Ann an sin chruinnich na hard-shagairt, na sgriobhuich agus na seanairean 'an tigh Chaiaphais a' feitheamh gus am pilleadh na saighd-fheara le Iosa. Co luath as a thugadh 'nan lathair e ceangailte, bha iad co dian-thogarrach g'a chur gu bas, as gu'n do shuidhich iad air ball comhairle, a thabhairt breithe air-san, a tha 'na bhreitheamh air beothuibh agus marbhuibh.

An

An urrainn thu fealladh a ghabhail do aon mhac Dhe, do Ghrian na firinne, Naomhachd gun fal, an Ti a tha an cruinne a crithneachadh 'na lathair, le orduchadh na h'uaighean a'tilgeil a nios nam marbh, a tha na deamhain a' teicheadh air falbh, tha 'n cuan beucach, cuifleach a' fas ciuin; an Ti fin a tha leigheas gach eugbhaile, d'am bheil neamh, talamh agus ifrinn a' tabhairt geille, a tha mhaife agus a mhaitheas a' dealradh 'am boilfgin cheanglaichean agus gheimhlean, an urrainn thu amharc air an Ti fo, tha mi 'g radh, le a lamhuibh ceangailte, air a tharruing ann an lathair Bhreitheacha mar chiontach, gun mhor-iongantas a ghabhail do dhiomhaireachd gliocais De!

VI. Cheafnuich an t' ard-fhagart e mu thimchiol a dheifciobuill Eoin xviii. 19. B' e 'n run Criosd a ribeadh 'na chainnt le ceifdibh confpuideacha, a chum gu'm faigheadh iad, le dreach no coflas ceartuis, a chur gu bas. Chuir iad mar cheifdean air, c' air fon a ghairm e r'a cheile na h' iochdairain gun chead nan uachdaran. Agus mu dheibhin a theagaifg, co as a fhuair e 'n teagafg nuadh fo, no ciod an t' ughdarras leis an robh e teagafg, agus cionnas a bha dhanadas aige an teagafg a dheilbh e fein, a chur fuas 'an aite nan deafghnath buana fin, a dh' orduich Dia. Cionnas a bha dhanadas aige cainnt ladarna, fhearbh, a labhairt 'an aghaidh nan fgriobhach agus nam Phaireâfach. Air na ceifdibh a chuir iad air mu a dheifciobuill, cha tug e freagradh air bith. Air na ceifdibh mu dheibhin a theagaifg, thug a freagradh, gu'n do theagaifg e gu foilluifeach 'fan teampall, agus dh' iarr e a luchd-eifdeachd fhiofrachadh m'a dheibhin.

Cheafnuicheadh mar fo ard-cheannard na h'eaglaise le luchd teagifg thruailli. Sheas Breitheamh neo-

chlaon

chlaon aingle agus dhaoine ann an lathair breitheimh claoin bhreithbich talmhuidh. Thugadh dulan eadarmheadhanair an nuaidh cho'-cheangail air fon a theagaifg. Bha na teanganna fin, d'am bu choir cliu agus urram a thoirt dha, a' toirt oidhirpe air a ribeadh 'na fhreagradh, a' deanamh grama air focal air bith, leis am feudadh iad fhagail fhios, no toilltineach air a' bhas.

Gheur-cheafnuichcadh ard-fhagart mor agus trocaireach ar flainte, a tha naomh, neo-lochdach, neothruailli, Eabh. vii. 26. a tha deanamh eadarghuidhe air ar fon, Rom. viii. 34. air deas-laimh an Ti a 's airde le ard-fhagartuibh, mi thlufmhora, e a-trocaireacha, anacneafda an t' faoghail fo. Is iad luchd teagaifg mi-naomha eas-cairdean a 's naimhdeile a th' aig Criosd. Cheafnuicheadh ann an lathair ard-fhagairt do orduidh Aroin 'an Ierufalem thalmhuidh Triath na beatha, chum gu nochdtadh e 'an Ierufalem neamhuidh mar fhear-tagruidh as ar lethne a reir orduidh Mhelchifedeic.

VII. 'Nuair a bha e 'na fheafamh 'an làthair an àrd-fhagairt, bhuail aon do na maoruibh e le bhois, Eoin xviii. 22. 'Nuair a chualadh aon do na faighd'-fhearuibh freagradh Iosa, bhuail fe e ag ràdh, 'An ann mar fo a fhreagras tu 'n t àrd fhagart.' 'An fin thuirt Iosa, gun ghluafad inntinc air bith, 'Ma labhair mi olc, tog fianuis air an olc; ma 'labhair mi math, c' air fon a tha thu 'ga m' bhualadh.' Cha d' fhuiling iad do bheul na firinne, an fhirinn a labhairt. Ge do mhi-ghnàthuicheadh air an doigh fo e, cha dubhairt neach facal as a leth, ni mo a chronuich ach aon do na bha 'nan feafamh a làthair, an neach a bhuail e. Ach bha tofd nam breitheachan a' nochdadh, gu'n robh iad ciatfach do'n mhi-ghniomh. 'Thug Rìgh na fithe mar fo a 'ghiall

'ghiall do'n ti a bhuail e,' Tuir. iii. 30. Faic mac ſiorruidh an De bheo air a bhualadh le laimh peacaich; a ghnuis ſin, a tha ni 's maiſiche na clann nan daoine, air at agus air caochladh neoil; an leoghann do threibh Iuda air a leagadh ſios gu lar; an ti, aige a' bheil gach cumhachd, air a bhualadh le creatair gun chumhachd.

VIII. Dh' iarradh fianuiſean breige agus thairngeadh iad 'na aghaidh, Mat. xxvi. 57, 60. Ach cha robh am ſianuis a' cordadh r'a cheile, Marc. xiv. B'iad na breitheacha an luchd-tagruidh, agus ſhuidh gach fianuis agus fear-tagruidh air gach taobh 'am binn le cheile 'an aghaidh Chriosd. Bu leoir ſo a thilgeadh an cuis-thagruidh bun oſcionn. Dh' iarr a' chomhairle uile fianuiſe breige, oir cha b' urrainn iad fianuiſean ſiora fhaotuinn. Cheannuich na breitheachan fianuiſean, a dheanamh ſoirneirt air an neochiontach. Bha a chomhairle gu h' aon-ſgeulach 'na aghaidh. 'Na meaſg air fad cha robh a charuid ri fhaotuinn. Ach cha d' fhoſgail e a bheul, agus lub e a cheann gu toileach fo eallaich ar peacuidh. A dh' aindeoin a mi-ruin cha b' urrainn iad cuis-dhitidh fhaotuinn amach 'na aghaidh, a bha coſmhail ris an fhirinn. An ni a bha 'n dara fianuis ag radh bha 'n fhianuis eile cur 'na aghaidh, is cha robh lide, a thainig as am beul, a co' fhreagradh d'a cheile. Mu dheireadh 'an diaigh iomad oidheirp a thabhairt air a dhiteadh, thainig ditl is dhaoine a thogail fianuisbhreige 'na aghaidh. Bha 'n dara aon ag radh, gu'n tuirt Criosd gu'n raibh e comaſach air an teampall a leagail; bha 'm fear eile dhiubh ag radh, gu'n dubhairt e gu'n leagadh e gu cinnteach an teampall. Cha do fhreagir am ſianuiſean a cheile, agus cha d' innis a h' aon dhiubh an fhrinn. Oir cha tuirt Criosd ach ſgrioſuibh an teampall ſo, agus toguidh

E mise

mise suas e rithist ann an tri laithibh. Laibhair CRIOSD mu theampall a chuirp, ach iadsan mu theampall Ierusaleim. Thuirt fianuisean eile, gu'n do ghrab e cis iocadh do Cheasar, ge do thuirt e ' gu'm bu choir na nithe a bhuineas do Cheasar a ' thoirt do Cheasar.' Dhit cuid eil' e mar neach a bha 'ga dheanamh fein 'na righ, ge do dh' fholuich se e fein, an uair a bheathuich e 'n cuig mile fear 'san fhasuich, chionn gu'm b' aill leo righ a dheanamh dheth. Ach mar is neo-chiontaiche a fhuair iad amach a bha e, 's ann bu mho 'n dian-thogradh g'a sgrios. Ge d' nach b' urrain iad sal fhaotuinn ann an solus co dealrach, no a' chionta bu lugha 'na ghniomharruibh naomha, thug iad oidheirp air a ribeadh 'na chainnt. Dh' eirghich an t' ard-shagart agus thuirt e ri IOSA, Mat. xxvi. 62. ' Nach ' toir thu freagradh air na nithibh sin a tha na ' fianuise 'g radh a' t' aghaidh.' Is cosmhail gu bheil thu ciontach, agus nach 'eil ni air bith agad r'a fhreagradh. Ach dh' fhuirich IOSA 'na thosd Cha ro feum dha ann an labhairt, agus cha deanadh e ni air bith a bhacadh e o'n iobairt sin a thoirt suas, air son an d' thainig e dh' ionnsuidh an t' saoghail. Bha 'n coguisean ag innseadh, gu'n robh am breugan co soilleir as nach b' fhiudh iad freagradh fhaotuinn. Bha fios aig CRIOSD gu'm bu bhreitheamh leth-bhreitheach, ris an robh a ghnothach, agus nach gabhadh e suim do ni air bith a dh' fheudadh e a radh 'na leth-sgeul fein Ach osciona gach ni bha 'na run basachadh, agus uime sin cha b' am so gu e fein a dhion ach gu fulang. Chuireadh nithe as a leth air nach b' fhiosrach e riamh. Dh' fhiar, agus shniomh iad gu seadh cearr agus mearachdach, a bhriathran caoine, a bha a foillseachadh slainte do dhaoinibh. Chuir iad as a leth gu'n robh

e briste

e brifte na fabaide, a' toirmeafg trofga, a deanamh taire air fean-ghnas nan aithrichean, a' gabhail ughdarrais DHE d'a ionfuidh fein, chionn gu'n robh e toirt maitheanuis do dhaoinibh 'nam peacannuibh. Cha d' ob iad mionnan eithich a thoirt, a chum trom-luchd bhreug, dhroch alluidh: mhafluidh agus thuailis, a thilgeadh air mac DHE. Ach ge do dh' fheudadh mac DHE na truaghana fin a fgrios gu tur le anail a bheoil, ghiulain e le mor-fhoighidin leo, agus thairg e fuas, na bha e fulang mar iobairtreite air an fon. 'An diaigh do 'n ard fhagart, ' a ' mhionnachadh air an DIA bheo, gu'n innfeadh e ' dha am b' e CRIOSD mac DHE, Mat. xxvi. 63. Marc. xiv. 64. thubhairt IOSA, Is mi, gidheadh, a deiream ribh 'na dhiaigh fo chi fibh mac an duine 'na fhuidheadh air deis-laimh cumhachda DHE agus a' teachd ann an neuluibh neimh. 'An fin fhrac an t' ard-fhagart fhalluing, ag radh, gu'n do labhair e cainnt dia-mhaflach. ' Ciod tuille feuma a th' againn air fianuifibh, ars efan, ciod i ur barail. Thuirt iad uile, gu'n robh e toilltineach air bas. Bha 'm breitheamh ea-corach fo a' cur roimhe, ciod air bith a fhreagradh CRIOSD, fhagail fhios. Ach ge do bha cinnt aig mac DHE gu'n cailleadh e bheatha ris, dh' aidmhich e gu'm b e breitheamh cothromach an t' faoghail. Air ball thug an t' ardfhagart a bhinn amach roimh' an chomhairle, a' nochdadh nach robh feum air tuille fhianuifean, chionn gu'n do labhair CRIOSD cheana briathran maflacha, 'an aghaidh DHE. Dh' iarr e 'n fin air a chomhairle am breith a thoirt amach. Labhair iad gu h' aon-fgeulach a reir a thoile-fan, gu'n robh e airi air bas. Ge do bha 'n t ard-fhagart a gabhail os-laimh a bhi co dian, dealafach a ghleidheadh an lagha 'an aghaidh CHRIOSD, thug fe e fein a nios

 leis

leis an fgeimh leth-fgeil fo, 'nuair a bhris fe e gu folluifeach. Mar fo thugadh breith chlaon air breitheamh neo-chlaon nam beo agus nam marbh. Dhiteadh Tobar na beatha agus na firinne, ge nach d' fhuaradh riamh cealg 'na bheul, mar neach eiontach do bhreuguibh, agus do dhia-mhafladh, am peacadh a bu ghraineile.

O mata leanamaid eifeimpleir CHRIOSD, agus na feanamaid * an fhirinn, ge do chofnadh fo dhuinn ar beatha. Ciod e an faoghal agus na bheil ann? Ciod am math a's urrainn e a dheanamh dhamh? Ciod air fon a bhiodh nair' orm mo THRIATH a leantuinn, chum an faoghal a thoileachadh. Tha 'n faoghail a' toirt breithe dhoill, chlaoin; tha e a' dite 's a' toirt a nios gun riafan; tha e a' mios oglacha DHE mar naimhdibh; tha e do ghnath a' toirt geal-luidh, is cha 'n 'eil e co'-ghealladh; cha 'n 'eil e ach a' deanamh mioduil amhain, chum gu'n fgriofadh e mi; agus cha toir e dhamh ach deatach dhiomhain urraim, a fgapar air falbh ann an gradaig: ach tha a' ghloir, a bheir DIA feachad, fiorruidh mar nadur an anma.

IX. Dh' aicheadh Pedar e tri uairean, Mat. xxvi. 69, 71, 73. 'Nis fhuidh Pedar amach 'fan talla, agus 'thainig cailin aruid d'a ionnfuidh, ag radh, bha 'thufa mar an ceudna maille ri IOSA o Ghalili; ach 'dh' aichfheun efan 'nan lathair uile, ag radh, ni ''m fios damh creud a deir thu.' Ge do mhionn-uich Pedar roimhe fo, 'nuair a dh' innis ar Slanui-fhear dhoibh, gu'n treigeadh gach aon aca e air an oidhche fin, gidheadh nach treigeadh e fein e, ach gu'm bu luaithe bhafuicheadh e air a fhon, dh' aichfheun e 'nis e le mionnuibh. 'Nuair a thuirt iad ris 'na dhiaigh fo da uair eile gu 'm buineadh e do

IOSA

* Aicheamaid.

Iosa o Nafaret, thoifich e air mionnachadh le guidheachuibh malluichte, nach b'aithne dha riamh e. Bha Pedar tuille's earbfach as a neart fein, ach leis a so bha e mothachail cia lag mac an duine dheth fein as eugmhais neirt Dhe. Gealladh air bith a bheir finn, cha 'n urrainn finn, a cho'-ghealladh 'nar neart fein. Chi finn nuair a ghlac a naimhdean ar Slanui'-fhear, gu'n d' fhag an t' iomlan d'a luchd leantuinn e. Bhrath aon dhiubh e; dh' aicheadh aon eile dhiubh e; theich cach agus dh' fhag iad 'na aonar e 'am boilfgin a naimhdean. Threig a chairdean air fad e, agus a mhuintir air an do chuir e a' chomain a 's mo. Ach ge do threig iadfan efan, cha do threig efan iadfan. Bha a ghradh tairis gus am bas. Oir an uair a ghlacadh e fein, dh' iarr e air a naimhdibh leigeadh le dheifciobluibh dol as.

X. Mhi ghnathuich iad e gu h an-iochdmhor, garg, Mat. xxvi. 67. ' Ghabh iad do fheilibh 'na ' aodann, agus bhuail iad le 'm bofuibh e, ag radh, ' dean faidheadaireachd dhuinn, a Chriosd, co a ' bhuail thu.' Tha Marc ag radh, gu'n do chuir iad comhdach air a ghnuis, agus Luc. xxii. 63. ' Gu'n ' do labhair iad moran do nithibh gu toi'-bheumach ' 'na aghaidh, agus gu'n d' rinn iad fanaid air,' freagarach do dh' fhaidheadaireachd, Ifa. li. 6. ' Cha d' ' fholuich mi m' aghaidh o mhafladh agus o fheilibh,' arfa Criosd. Rinneadh 'na cuspair do fheilibh breuna falacha dhaoin' aingidh, gnuis ar Slanui'-fhir. Ge do tha e air a radh, gu bheil i ni 's ailli na clann nan daoine, 's ge do tha earrann mhor do nuadh-Jerufaleim, a' co'-fhcafamh ann an amharc orra. Cha 'n e 'mhain gu'n do thilg iad feile air, ach leig iad air a bhualadh mar an ceudna; ge d' nach robh ni air bith a bu mhafluiche leis na h Judhaich na gu'm buailteadh iad le bafuibh, agus gu'n tilgteadh

feile orra. Gabh fealladh mar fo air Uan neochiontach DHE air a chuartachadh le tairbh Bhafain! Maduidh, mar leoghannibh garga, beucacha, fuileachdacha, a' fofgladh am beoil ris! Faic an ti, d'amb fhurafta an cruinne-ce a thiunndadh gu neo-ni le focal a chumhachda, a fulang le mor fhoighidin gach fpide agus taire, air fon do pheacaidh! Faic oglaich agus uachdarain, ard-fhagairt agus traillean, le gaire fanaide, ag amharc air iobairt-reiti na fithe a' fulang! gun charaid a lathair gu co'-fhulang leis. Oir bha a luchd-gaoil agus a chairdean air am fogradh fada uaithe. Chuir iad dalladh air a fhuilibh, ag radh ris le fgallais, ' Dean faidheadaireachd, co a ' bhuail thu.' Mheas iad e neo-airi air folus na greine. Agus le dhalladh, dh' fheudadh iad, leis an tuille ladarnuis, agus le ni 's lughe naire agus iochda, a bhualadh air aghaidh. Feuch gnuis mhic an DE fhior-uidh air a foluch le daoinibh aingidh, ge do tha na Cherubim agus Seraphim a' foluch an gnuis 'na lathair, le 'n fgiathuibh, 'nuair a tha iad ag amharc air dealradh a mhorrachda! Faic grian na firinne, a tha foilfeachadh gach neacha, a tha tighin a dh' ionnfuidh an t' faoghail, air a mheas neo-thoilltineach air folus na greine nadurra 'fan iarmailt. Faic truaghana aingidh gu ro ladarna, gun naire, gun iochd, a' bualadh na gnuife fin, a tha neamh agus talamh a' teicheadh air falbh 'na fianuis.

XI. Air tighin do'n mhaduinn, thug iad CRIOSD ann an lathair na comhairle, agus cheafnuich iad e, Mat. xviii. 1, 2. Cha robh a' chomhairle mhaidne fo ach air a gairm fa' mhaduinn amhain. Ann fa'chomhairle* fo chuir iad an cinn r'a cheile, chum gu'n cuireadh iad gu bas e; ach ann an comhairle an theafgair chuir iad rompa, gu'n cuireadh iad gun teagamh gu bas e. Agus co luath 's a thainig an la, chruinnich feanaireau

* Mhod.

ſeanairean a' phobuill, na h ard-ſhagairt agus na ſgriobhuich, is thug iad e chum na comhairle. Tha ſo a' dearbhadh gu'n robh eadar-dhealachadh eadar a' chomhairle mhaidne agus a' chomhairle fheaſcair. Moch ſa' maduinn chruinnich iad, agus thug iad Criosd a lathair agus dh' ath-cheaſnuich iad e. Ann ſa' chomhairle mu dheireadh thug iad a bhreith-dhitidh amach, gu'n robh e ciontach do dhia-mhaſladh. Bha eagal orra a nis gu'n aicheadh e an ni ſin, a dh' aidmhich e roimhe, eadhon, gu'm b' e mac Dhe. Dh' ath-cheaſnuich iad e a dh' eigneachadh aidmheile uir uaithe,'s a chum gu'm faigheadh iad amach e as ur ciontach do dhia-mhaſladh. Luc. xxii. 67—70. 'An tu Criosd, innis dhuinn. An 'tuſa, ma' ſeadh mac Dhe, agus thuirt e riu, their 'ſibhſe gur mi.' Ann ſa' mhod mhaidne ſo, chuir iad rompa a chuis-dhitidh a tharruing, agus a thoirt thairis ceangailte do Philat, g'a cheuſadh. Bha a naimhdean co fuileachdach, as gu'n do ſhuidh iad gu gairm-choilich no tri uairean ſa'mhaduinn Agus mu ſhe, 'nuair a b' e 'n la e, chruinnich iad gus an lochd, a bha 'na 'n aire, a chur 'an gniomh. Cha 'n ann gu mairnealach, mi-ſhunndach, a tha oglaich an diabhail, ag oibreachadh ann an ſlighe a pheacaidh, ach gu togarrach, dealaſach, aig eiridh moch agus a' luidhe ana-moch.

XII. Thug iad thairis ceangailte e do Phiolat, Mat xxvii. 2. 'An ſin air thus ghlac agus cheangail iad e. Mar ſo thug iad leo 'n leoghann do threibh Judaih ceangailte le bannuibh. Le ro mheud a dheigh air ar n anmanna truagha a thearnadh, dh' ioraſluich ſe e fein co ioſal as gu'n d' fhuiling e dodh' aingeachuibh peacacha a lamhan a cheangal le ſlabhruibh, ge do tha a lamh uile-threun a'cur ſtad air mi-run dhaoine drochmhuinte, agus a' ceangal ſios dheamhan

ifrinne

ifrinne air fad, le geimhlibh an dorchaduis. Feuch lamhan naomha an ti fin, a chruthaich neamh agus talamh, ceangailte le lamhuibh pheacach; na lamhan, a tha faoradh anmanna truagha o bhruid a pheacaidh; na lamhan fiughantacha, a tha riarachadh † miann gach duile bheo, air an ceangal le lamhuibh a chreatairean fein! Faic le cridhe creidmheach is le fuil-dheuraich, daoine truagha moifguineacha, a tarruing breitheimh neo-chlaoin-bhreitheich nam beo agus nam marbh mar dhuine droch-mhuint, gu lathair breith-eimh claoin-bhreitheich talmhuidh, a chum gu'n diteadh fe e air fon ar peacaidh! O faic ceartas DE! teas-gradh CHRIOSD! dorninn a pheacaidh! an cunthart ana-barrach 'an robh finn! meud an luacha, a dh' iocadh air ar fon! ar mi thaingealachd ghraineil fein!

XIII. Dhit iad gu h ea-corach e, Eoin xviii. 28. 'Ann fin thug iad IOSA gu talla a bhreitheanuis o 'Chaiaphas.' Chionn gu'n robh a' chaifg 'am fogus, cha deachadh iad fein do thalla a bhreitheanuis 'fa mhaduinn, an teagal gu'm biodh iad air an falachadh, agus mar fo gu'm biodh iad neo-iomchuidh air a' chaifg itheadh. Shiolaidh na cealgairean fo a' mheanbh-chuileag agus fhluig iad an camhull. Ma b' fhior dhoibh, cha leigeadh agartas an cogaife leo dol do thalla a bhreitheanuis maille ri Pilat, chionn gu'm bu Gheintileach e, ach gun agartas coguife b' urrainn iad Slanui'-fhear neo-chiontach a nt' faoghail a chur gu bas. 'Chaidh Pilat amach d'an ionnfuidh 'agus thuirt e, ciod a chuis-dhiti a tha fibh a cur as 'leth an duine fo? fhreagair iadfan gu fpideil, m'ar 'b' fhear droch-ghniomh e, cha tugamaid thairis 'duits' e' Mar gu'n abradh iad, Am bheil a' bharail agadfa, mar biodh e'na dhuin' aingidh agus toilltin-

each

† fafachadh

each air bas, gu'n tugamaid thairis dhuits' e. Nach leoir aon fhocal uainne. Nach leoir ar'n ughdarras-ne gu so a dhearbhadh. Nisheadh, arsa Pilat, cha 'n 'eil an lagh Romanach a' diteadh duin' airbith gun eisdeachd, gun dearbha, agus mar toir sibhse cuis-dhiti' air bith 'na aghaidh, thuguibh libh e agus cuiribh gu bas e. Oir as eugmhais cuis.dhiti dhiongmhalta 'na aghaidh agus dearbhaidh laidir air a' chuis sin, cha chuir mise gu bas e. Cha 'n 'eil e laghail dhuinne duin' air bith a chur gu bas, oir thug sibhse a's Romanuich, an comas † sin uainn. Ach tha lagh aguinne agus a reir ar lagha-ne, 's coir a chur gu bas, agus uime sin tha sinn a' tìghin a' t' ionnsuidhse, breitheimh gach cuise chiontuich, a chum gu'n cuireadh tu gu bas e. Ge do chuir iad tri cuisean diti as a leth, eadhon, 1. gu'n robh e ciontach do bhuaireas, a mealladh an t' sluaigh is a' claonadh a chinnich, 2. gu'n robh e foilleil agus mi-rioghail, 3. gu'n robh e ciontach do bhreith-air-eigin, ar-amach agus easontas, gidheadh cha do cheasnuich Pilat e ach mu thimchiol na treas cuise amhain, ' Air dha dol an tus a stigh do thalla a bhreitheanuis, ' agus Iosa a ghairm d'a ionnsuidh, dh' fheoruich ' e dheth, an tusa righ nan Iudhach. Fhreagair Iosa ' cha 'n ann do'n t' saoghal so tha mo rioghachdsa, Eoin xviii. 35, 26. Leis a so dh' aithnich Pilat nach robh 'an run Criosd breith-air-eigin, ceannairc no ar-amach, a dheanamh 'an aghaidh Cheasair, agus air an aobhar sin, b' àill leis a leigeadh as. Faicbreitheamh neo-chlaon an t saoghail air fhagail fuidhe le ana-cainnt thruaghan aingidh; teagasg mearachdach, buaireasach air a chur as leth an ti sin, a theagaisg slighe Dhe 'am firinn, mar nach do theagaisg neach riamh i; agus leis am b' aill a chreatairean a theanal,

† ughdarras

a theanal, r'a cheile, mar a chruinnicheas a' chearc a h alach fo a fgiathuibh; an t iochdaran a bu tairife 's bu luachmhoire a bha riamh air thalamh nam beo air agradh air fon foille agus foir-neirt; Righ nan righ agus Tighearna nan tighearnan, air agradh air fon eafaontais, ceannairce agus ar-amacha, ge nach d' fhuaradh riamh cealg 'na bheul.

XIV. Chuireadh Criosd a dh' ionnfuidh Heroid, Lub. xxiii. 7 'Nuair a chualadh Pilat gu'm bu Gh-'lileanach Iosa, 's uime fin, gu'm buineadh e do 'fhlaitheachd* Heroid Tetrairch Ghalili, chuir e 'Criosd a dh' ionnfuidh Herod, neach a bha 'fa' 'cheart am fin 'an h Ierufalem, a chum gu'n rachadh 'fheuchuinn leis.' Bha Heroid lan aitis air fon an urraim fo, a thug Pilat dha, oir bha deigh aige re uine fhada air Iosa fhaicinn, do bhri' gu'n cualadh e moran nithe uime, agus bha dochus aige gu'm faiceadh e miorbhuilt eigin air a dheanamh leis. An diaigh moran cheifdean neonacha, neo-tharbhacha, a chur m'a choinne, air nach tug ar Slanui'-fhear freagradh air bith, mheas fe e mar dhuine focharach, chionn gu'n robh e 'na thofd. Agus 'nuair a rinn e fein agus na faighd-fheara fanaid air, fgeaduich iad e 'an trufcan fanaideach. Feuch 'an fo neo-chiontas, mor-luach, oirdheirceas a chruinne, air a mheas le a chreatuiribh mar pheacach, dhuine faoin, agus amaideach, ge do labhair e mar nach do labhair neach riamh, ge d' is e a thug tuigfe agus eolas do gach neach, agus ge do b' eigin d'a naimhdibh a bu mho aidmheachadh, gu'm b'e mac Dhe! Cheaf-nuicheadh e da uair le lagh na h eaglaife, agus chaidh 'an fin fheuchuinn le lagh na rioghachda. Chuireadh 'an fin a dh' ionnfuidh Heroid e, a chum gu'n rachadh fheuchinn le lagh an airm ann an comhairle-

* Ughdarras.

comhairle-choguidh. Chuireadh e fa dheoidh air ais le Herod a dh' ionnſuidh Philait. O aite gu h' aite, o mhod gu mod, thairngeadh CRIOSD tre na ſraidean a b' fhollui̇ſiche agus a bu mho tathuich, a bha 'n Ierusaleim, a chum gu'm biodh e 'na bhall-maguidh aig ſluagh a bhaile 's na abhachd aig gach amadan. 'Nuair a bha 'n t am a' dluthachadh ris, is 'nuair a thainig an la a bu ſhona a ſheillſich no dhealruich riamh air thalamh, 'nuair a bha e air bheul a bheatha a leagadh ſios, buaidh a thoirt air ifrinn, agus neamh agus talamh ath-reiteachadh agus ionmhas a throcaire ſiorruidh fhoſgladh. Ghabh an ſluagh iongantas 'nuair a chunnaic iad ceangailte air a tharruing tre ſhraidean a bhaile, an neach ſin, ris an robh iad a gabhail mar a' Meſia, la na dha roimhe ſin. Ach nuair a chunnaic iad e toſdach, na ceanglaichean leis an robh e air a cheangal, na h uachdarain, agus na h ard-ſhagairt, ſmuainich iad gu'n robh e ciontach. A mhuintir, a bha 'nan cairdibh dha dh' fhas iad a nis 'nan naimhdibh, agus a' mhuintir air an do chuir e roimhe comain, bha iad 'nis a' meaſg a luchd geur leanmhuinn. Faic, glioċas an Athar, air a mheas mar amadan! Ceannaird dibhli, thalmhuidh, a' deanamh ſgeige air ceannard neimh! Righ ſiorruidh neo-bhaſmhor 'na bhall-fochuide aig righ baſmhor! An ti, a ſgeaduich na flatheis le neuluibh agus reultuibh, air a ſgeadachadh ann an truſcan amadain. Cha b' iongantach ge do chriothnuich an talamh, is ge do ſheas na neamhadh le iongantas!

XV. Ghabh na h Iudhaich Barabas, a bha 'na mheirleach agus 'na ghaduich, a roghainn air CRIOSD, Eoin. xvii. 39. Bu ghnath leis an uachdaran 'an am cuirme na caiſge, aon chiomach a bu toileach leis a' phobull a chur fa ſgaoil, agus uime ſin air do Philat

a bhi

a bhi toileach Criosd fhuasgladh, dh' fheoruich e do'n tsluagh, co is aill libh mise fhuasgladh dhuibh? Co ac' is roighniche libh Barabas, a tha 'na ghaduich, 'na fhear spuinni, 'na mhurtair agus ughdar easaontuis, no righ nan Iudhach, a chur fa sgaoil duibh. Fhreagair iad uile, gu h ard ghuthach, a' nochdadh an dian-thogruidh mhirunaich fhuileachdaich a chur Chriosd gu bas, ni h e m fear so ach Barabas. Cha robh e mar chleachduinn aig na h Iudhaich, àinm ni air bith a mheasadh iad malluichte, a luadh 'nam bilibh. Uime sin cha dubhairt iad, ach an duine so. Bha dearbh-chinnt aig Pilat, gur an air son farmuid a thug iad thairis Iosa, Mat xxvii. 8. ' Agus 'nuair a chunnaic Pilat, gu'n do chuir Herod air ais e gun dite, thug e oidhirp air Criosd fhuasgladh, agus thuirt e riu. ' Ciod mata a ' ni mi ri Iosa d'an goirear Criosd,' Mat xxvii. 2. Ge do b' ann do na cinnich Pilat, ghabh e tuille truais d'arSlanui'-fhear na ghabh na h Iudhaichuile Ach thuirt iad uile ris, biodh e air a cheusadh. Bhris ammi-run, a bhaiad roimhe so a' ceiltinn, a nis amach 'an dian-bhuirbe*. Cha 'n fhoghnadh bas gnathuichte† a thoileachadh an ganlais ana barruich, ach bas a bha traillei1 a measg nan Romanach ; bas masllach, fadalach, buan a chroinn-cheusuidh. 'C'air ' son, ciod a' choire a rinn e, arsa Pilat, an ceusar e ' gun chionta air bith r'a chur as a leth. Ach is ' mothaide gu mor a ghlaodh iadsan, Ceus e ceus e.' Cha 'n urrainn riasan air bith, ach amhain boile agus cuthach, teachd o ghanlas naimhdeil, fuileachdach. B'aill leo gu'n ceustadh mac Dhe, ach cha tugadh iad riasan air bith seachad air a ghniomh mhalluichte so. Agus 'nuair a thuirt Pilat riu an treas uair, c'air son, ciod an lochd a rinn e, Luc. xxvii. 22. ghrios iad

* bhoile.  † coitcheanta.

iad gu dian, le aird-eighich, gu'n rachadh a cheusadh. Ge do thog Pilat fianuis gu folluiseach, gu'n robh e neo-chiontach, bhuadhuich guth an t'sluaigh agus nan ard-shagart, gun suim air bith do riasan, air Pilat. Shaoil e gun amharas gu'n iarradh iad CRIOSD a leigeadh as a roghoinn air Barabas. Ach 'nuair 'nach do bhuadhuich e bheag air bith, agus a dh' eirich tuille buaireis, dh' fhuasgail e Barabas a murtair, agus thug e thairis doibh Slanui'-fhear neo-chiontach an t' saoghail. Cha bu leoir leo a' murtair a chur 'an coi'-meas ri CRIOSD ach a thogbhail mar roghainn. Ge do bha Pilat ag tagradh as leth neo-chiontais CHRIOSD agus ag iarruidh a chur fa sgaoil, bha priomh-luchd dreuchda na h eaglaise ag eigheach gu'n robh e ciontach. Bha 'n leigh tiom-chriodhach, trocaireach sin, a tha leigheas chreuchda chriodhacha bruite, 's a tha taomadh fiona agus ola aoibhnis annta, air fhagail shios, agus am fear-spuinni ana-cneasda, a bha murt luchd-siubhail, air a thoirt a nios. Ghabhadh a' murtair mar roghainn air an t Slanui'-fhear, a' madadh-alluidh mar roghainn air an uan, an ciontach a roghainn air an neo-chiontach.

XVI. Ruisgeadh CRIOSD, Mat. xxviii. 27. ' An ' sin thug saighd'-fheara nan uachdaran leo IOSA, ' do'n talla choitcheanta, agus chruinnich iad mu ' thimchiol a' chuideachd air fad, agus thug iad ' air seasamh lomnocht' 'nam fianuis uile.' Dh' fhagadh falamh do aodach, ann am fochur mhilltean d'a chreatairibh fein, an ti a tha sgeadachadh nan aingeal le gloir, naomh le slainte, nan neamha speur-ghlana le reultuibh dealracha, agus an talaimh le luibheannuibh*. Dh' fhuiling tobar na maltachd, gach tair agus masiadh air ar son-ne. Thugadh

F dheth

* Lois-bheo.

dheth a thrufcan talmhuidh a chum gu'n fgeaduich-eadh e finne le'trufcan fireantachda agus gloire ann an rioghachd DHE.

XVII. Sgiurfadh CRIOSD, Eoin xix. 2. Bha Pilat ro dheonach a ghnath air IOSA a chur ta fgaoil, agus uime fin thug e fainear a fgiurfadh thair tomhas, 'an dochus gu'n taificheadh fo criodhacha nan Iudhach. Cha 'n e 'mhain gu'n robh am peanas fo craiteach agus guineach, ach bha e mar an ceudna co mor-mhaflach, as gu'n do fhaor na Romanuich muintir an duchadh fein uaithe, Gniomh, xxii. 25, 26. Cha robh am peanas fo air ordachadh, ach do ghaduichibh agus thraillibh. Cha 'n 'eil ag air bith nach robh an fguirfadh, a dh' fhuiling CRIOSD ro ghoimheil, ma bheir finn fainear lionmhoireachd nam buillean, agus an ganlas agus an neart, leis an do bhuaileadh iad, agus gu'n robh na h Iudhaich fo ghlorag mor gu'n leigeadh Pilat as IOSA. Ach cha bu leoir fo. 'An diaigh a bhinn a thoirt amach, fgiurs iad e gu goirt a ris, mar a tha Matta agus Marc ag innfeadh dhuinn. Mar fo fgiurfadh e da uair; uair chum gu'n leigteadh as e, mu'n d' thainig a bhinn amach, agus uair eile an diaigh d'a bhinn teachd amach, chionn gu'n robh iad a' meas gu'n tug e mafladh do DHIA, freagarach d' an reachd. Oir bha luchd dia-mhafluidh air an clochadh gu bas, leis gach neach a chluinneadh iad. Ruifg iad e, chum gu'm moth-aicheadh e guin an fgiurfaidh le barrachd naire agus claoidhe. Lotadh, bhuaileadh agus bhruthadh gu goirt, uan DE; Ifa. liii. 5. air fon ar n eafaontais cheannaircich ne agus chum ar leigheis. Bhuaileadh ar Slanui'-fhear le lamhuibh dhaoine chum finne a fhaoradh o bhuillibh bi-bhuana corruiche neo chrioch-nuich DHE. Ge do cheangail iad e ri carrgha, gun fuim do'n lagh, a bha 'g ordachadh gun bhuille thair da-fhichead a bhualadh, ge do bhrofnuich an dian-

bhuirbe

bhuirbe iad gus a bhualadh gun tomhas, agus a reubadh gu h an-iochdmhor, gidheadh fo gach cradh, cha chualas riamh gearan as a bheul, is cha do labhair e lide neo-fhoighidneach. Bha fhuil 'an comhnuidh a' geur-bheachdachadh air ar flainte, air an aoibhneas o chuireadh roimhe; agus uime sin,
'Bha e mar chaora balbh ann an làthair a fear-'bearthuidh, mar sin cha d' fhosgail e a bheul.' Thug e suas mar iobart, fheoil neo-chiontach, a bha 'n uine ghearr ri bhi air a reubadh, agus fhuil luachmhor, a bha e miannachadh co fada, a dhòrtadh air ar son. Cha do thiunndaidh e air falbh, a sheachnadh nam buillean; ach ghabh e gach aon dhiubh co siochail, as ge d' nach biodh mothachadh aig' orra. Ge do tha e iochdmhor, trocaireach, feirceil agus macanta dhuinne, gidheadh bhuin ar peacanna gu craiteach an-iochdmhor ris-san. Thug e fhuil agus fheoil fein seachad a chum bhi air am mi-ghnathachadh, ach 'nuair a tha e a smachdachadh chloinn nan daoine, tha gach buille, a tha e toirt dhuinn, air aireamh, gach smachdachadh air a thomhas a reir ar n' anfhainneachda. O gu'm beannuicheadh neamh, talamh agus uile chreataireau Dhe, e gu siorruidh. Feuch mo cheann, mo lamhan, mo thogradh, mho mhianna, mo thoil mo thuigse, m' oibre, mo smuainte, m' aigneadh' cheudfatha o n' leth a muigh agus a stigh; ionluid iad uile; oir tha iad uile neo ghlan; leighis iad uile; oir tha iad uile tinn.

XVIII. Sgeaduich iad e le falluing scarlaide agus chuir iad coran droighine air a cheann, Eoin xix. 2. Mat. xvii. 29. Tha Eoin a' gradh gur falluing chrodhearg a bh' ann, agus Mat. gur scarlaid a bh' ann. Do bhrigh cosl'uis gu'n robh an da ghne dhatha so san fhalluing. Tha 'n facal ann sa' Ghreigis a' ciallach

adh trufcain gheirr fhuafgailtich, leis am bu gnath, le righribh agus Iompairibh, a bhi air an fgeadachadh. Chuireadh fo mu CHRIOSD mar fhanuaid air a dhreuchd-rioghail. Bha na cafan, a bha ghnath a' dol mun cuairt a' dheanamh matha, a nis air an rufgadh, agus righ na cruinne air a fgeadachadh le trufcan fanaide. Agus nuair a rinn iad an toil fanaide air, agus a bha iad fgith d'a fguirfadh, dh' fhuafgail iad o'n charrgha e air cabradh 'na fhuil. 'An diaigh fin dh' fhigh iad coran droighine agus chuir iad m'a cheann e. Bu ghnath le daoinibh, 'fan am fin agus ann fan duthaich fin, ceroin a dheanamh fuas do nithibh Iuachmhora, do chlochuibh, do dhuilleach agus bhlathuibh. Ach chuireadh air Tighearna nan flogh coron do dhroighin, geur, fcaiteach, mar thair air a dhreuchd rioghail. Agus co luath as à chuír iad air e, bhuail iad a cheann le flait chuilce, Mat. xxvii. 38. chum gu'm biorradh an droighin deilgneach, fheoil leis an tuiile guine. Ge do bha mac DHE ann an ftaid, a bu leoir a mhaothachadh nan criodhachan a bu chruaidhe agus a thlathachadh* an fhuaith a bu mhiofguiniche, cha robh na maduidhalluidh an-iochdmhora fo air an taifeachadh. Mar bu mho a bha iad a' dortadh do fhuil an Uain neo-chiontaich fò, bha 'n ciocras air a gheurachadh. Ach ghiulain mac DHE le 'n tair, mar a ghiulain e le 'm buillibh, gu feimh, macantà, ciuin. Bhà a fhuil a' beachdachadh air an aoibhneas a chuireadh roimhe, agus bha ar flaintene aige do ghnath 'fan amharc, air fon an do chuir e ann an neo-brigh fhulangas agus an do dhi-chuimhnich fe e gu tur. Chaith an Tighearn' IOSA coran droighine air thalamh, chum gu'n caitheadhmaide coron fireantachda agus gloire air neamh. Chuireadh coron goirt, craidh air ceann IOSA ann

* thiomachadh.

ann an Ierusaleim thalmhuidh chum gu'm faigheamaide coron aitis agus aidh'an Ierusaleim neamhuidh. Siuluibh amach, Ingheana Shioin, agus faicibh am fior Sholamh air a sgeadachadh leis a choron dhroighine a chuir a naimhdean air, ann an la fulangais agus doilghis ro mhoir a chrìdhe. Faicibh an ceann sin, a tha geal mar oluinn agus mar shneachda, 'nis air fhagail tromdhearg le fhuil fein! na suilean sin, a bha mar lasair theine, a nis air an dalladh le fhuil luachmhoir fein! Righ na cruinne a' caitheamh coroin droighinc! An ceann glormhor sin, air an do thurluing an spiorad naomh mar chalman, a nis air a bhiorradh air gach taobh le droighin sgaiteach, deilgneach! A naimhdean a' bualadh a' choroin agus 'ga shathadh * 'na cheann. Leonadh a cheann naomh chum grasa a chosnadh d' ar n anmannuibh. Dh' fhosgladh cuislean a chuirp chum creuchdan ar n anmanna a leigheas. O thusa, a 's maisiche a measg chloinn nan daoine, o cheile ghradhuich m' anma, cliu' gu siorruidh gu robh do t' ainm, air son an eùda agus a' ghraidh a bha air lasadh a' d'anam air son mo-shlainte O Dhe uile chumhachduich, biorr mo chridhe le saighdibh corranacha do ghraidh! Pill mo shuilean mu'n amhairc mi air diomhanas. Socruich m' aigne agus m' anam ort fein. Leir-sgrios annam gach ni a tha thu faicinn 'an aghaidh do thoile, a dh' aindeoin catha na feola. Tarruing mi, mar ruidh mi le m' thoil. Smachduich mi, ma chuireas mi a'd' aghaigh. Thoir gu crich t' obair, gun suim do m' anfhainneachd.

Ach osbar, cha b' urrainn gach ana-gnathacha, a rinn iad air mac Dhe, am mi-run a thoileachadh. Chaidh iad ni b' fhaide air an aghaidh na so uile. Chuir iad slat chuilce 'na laimh, Mat. xxvii. 29.

 Chruinnich

* theannadh.

Chruinnich na ſaighd'-fheara, a bha'ga ghleidheadh m'an cuairt air, an t' eagal gu'n tugtadh air falbh e, agus lub iad an glun, gach aon 'an diaigh a cheile, ag radh failte dhuit, a righ nan Iudhach. An ſin ghlac iad a' chuilc, a bha 'na laimh, agus leis a ſo bhuail iad ann ſa' cheann, agus ann ſan aghaidh, e. Bha gach aon a' toirt oidhirpe air barrachd a thoirt air an t'aon eile ann am mor-chradh a thoirt do righ na gloire. Ach nach iongantach an ni, gu'n robh gach tobar truacantais agus iochda a tha' an nadur a' chinne-daonna, air tiormachadh anns na criodhachuibh cruaidhe ſin, co mor as nach d' rinn ſtaid thruagh ar Slanui'-fhir druthadh air bith orra, ach amhain an ſeideadh ſuas gu tuille an-iochda. Ach tharruing Uan De air fein uile fhearg Shatain, a thoill ar peacadh-ne, agus ghleidh e fa'r comhairne a throcair air fad, air nach robh ſinn airi. Rinneadh fanaid air Righ na ſithe, a tha a' cumail ſuas neimh agus talmhuinn. Cheil e a mhorrachd, chum gu'm biodh e comaſach air fulang air ar ſon-ne. Bha a ghradh dhuinne co mor as a bha fuath a naimhdean dhaſan. Bhroſnuich am fuath iadſan gu innleachdan ura a dhealbh a chum a chraidh, agus bhroſnuich a theas-ghradh ar Slanui'-fhear, a dh' fhulang air ar ſon-ne. Agus mu dheireadh, chaidh fuath a bhriſteadh 'na bhloidibh air a' charruig ſin, is thug gradh buaidh. Bithidh Criosd 'na Righ gu ſiorruidh a dh' ain-deoin ſgeige nan-Iudhach. Deanadh na truaghana aingidh ſin urrad as a thoilicheas iad, deanadh iad fanaid air co fad as a tha 'nan comas; tha iad a' labhairt na firinne 'n aghaidh an toile, 'nuair a tha iad ag radh ris Righ nan Iudhach. Cia ana-cneaſda air bith a bha cridhe Chaiaphais, is firinneach a bhinn a thug e 'mach an uair a thubhairt e, 'Tha e freagarrach air bhur ſonſa
'gu'm

'gu'm basuich aon air son an t' sluaigh, chum nach 'rachadh an cinneach uile a' muthadh.' Thugadh dha slat chuilce 'na laimh, chum gu'n tugtadh dhuinne suaicheantas buaidhe 'nar lamhuibh fein. Dh' ungadh le fhuil Righ na sithe, chum gu'n ungtadh sinne leis an Spiorad naomh. Dh' fholuich na h Iudhaich le seilibh Righ Shioin, ge do tha na h Aingle a'foluch an gnuise fein 'na lathair. Chuireadh slat chuilce air son coilbh† 'an laimh an Ti sin, a tha mion-bhristeadh nan cinneach le slait iaruinn. Lubadh gluinean le fanaid dhasan d' an eigin do gach glun air neamh agas air thalamh lubadh le umhlachd. Rinneadh fochuid le teangannuibh sgallaiseacha a naimhdean, air an Ti sin, d' an eigin do gach teangadh aidmheil a dheanamh, 's do gach beul moladh a thoirt. Leis an aitim sin, a tha gabhail d'an ionnsuidh dreuchda Shioin, thugadh urram fanaideach do 'n Ti sin, a shocruicheadh leis an Athair, 'na Righ air tulaich naoimh Shioin.

Ach cha do chriochnuich an fhanaid a rinn iad air dreuchd CHRIOSD mar Righ, leis a so nile; ach thugadh binn a bhais amach, Eoin xix. 5. Ghairm Pilat amach a boilsgin an t' sluaigh e, agus 'nuair a chunnaic e'n staid 'san robh e, bha a chridhe air a lionadh le oillt agus iongantas. Ach smaoinich e gu'm bu leoir an eubaineachd, a rinn iad cheana air g'a shaoradh o'n bhas. Cha robh teagamh air bith aige nach gluaiseadh, aon sealladh do'n staid dheistinich 'an robh e, na criodhachan a bu chruaidhe. Uime sin chuir e roimhe gu'n nochdadh e do 'n t' sluagh e. Thug e mach e 's nochd se e gu folluiseach 'an lathair na cuideachda sgallaisich, agus an coron droighine air a cheann agus an fhalluing scarlaide uime. Thuirt Pilat ris an t' sluagh, 'Feuch 'an

† slait-rioghail.

'S an duine,' mar gu'n abradh e, faicibh efan, a tha fibh a' diteadh, chionn gu'n dubhairt e Righ risfein, faicibh, o Iudhacha, an duine truagh, a tha fibh a' dian-ruagadh, faicibh an ftaid 'am bheil e agus cia eacomafach a tha e air bhith 'na Righ, faicibh a cheann cheana air a throm-leon leis an droighin, a chorp air a bheubaineachadh le buillibh, agus a ghnuis air a h eabradh le feilibh, nach gabh fibh truas dheth, agus nach leig fibh air falbh e? Nach d' fhuiling e ni's leoir cheana. Ach cha robh feum ann an ni air bith, a dh' fheudadh Pilat a radh no dheanamh, a mhaothachadh an criodhachan no chur iompaidh orra. Oir cha luaithe chunnaic na h ard fhagairt agus na maoir e, na ghlaodh iad amach, gu h'aon-fgeulach, Ceus e, Ceus e. Bha Pilat a ghnath neo-thoileach air CRIOSD a chur gu bas, agus uime fin thuirt e, gabhuibhs' e agus ceufuibh e; oir cha 'n 'eil mife a' faghail coire air bith ann. Ciod! an ceus mi duine neo-chiontach, ceufuibhs' e, ma thoil-icheas fibh, ach air mo fhonfa, cha bhi lamh air bith agam 'na bhas. 'Nuair a chunnaic iad, gu'n robh e cruaidh le Pilat, binn a bhais a thoirt amach, thug iad tri oidhirpean air a bhrofnachadh d'a ionn-fuidh. B' e cheud riafan a ghnathuich iad g'a dhit-eadh, gu'n do bhrift e'n lagh. 'A reir ar reachda-'ne 's coir a chur gu bas,' ars iadfan, Eoin xix. 17. Agus an uair a chualadh Pilat fo, bu mhothaide a bha dh' eagal air. Uime fin dh' fheoruich Pilat do CHRIOSD, co as a thainig e, agus o fin fuas dh' iarr e fhuafgladh. Ach 'an diaigh fin, luidh na h Iudhaich air, gu trom, le argumaid eile. Ma leigeas tu an duine fo as, ars iadfan, cha charuid do'n Iompaire thu, agus bithidh tu ciontach ann am feill, 'na aghaidh, chionn gu bheil e deanamh Righ dheth fein. Oir co air bith a their gur Righ e fein, tha e

labhairt 'an aghaidh Cheasair, agus bi cinnteach nach dean sinne dearmad air do chionta a leigeadh ris do Cheasar. Bha geilt-chridhe agus uamhann roimhe so a' lionadh cridhePhileit, air son neo-chiontuis Criosd, air achd as nach d' thug e a bhinn amach, ach a nis tha eagal gruaime agus dimbe an Iompaire 'ga bhrosnachadh gu a bhinn a thoirt amach, ge d'is ann le spairn cridheagusagartas coguise. 'Uime sin ghabh 'e uisge agus dh' ionluid e a lamhan ann am fianuis 'an t' sluaigh, ag radh tha mise neo-chiontach do 'fhuil an fhirein so, faicibhse sin.' Agus bha e ni's deine gu e fein a shaoradh o fhuil mar so, air son reodhaidh* a fhuair a bhean ann am bruadar mu thimchioll Criosd. Ach air eagal gu'n grabadh mor-uamhann ogluidh na ciontai so, Pilat, o bhinn bais ar Slanui'-fhir a thoirt amach, chuir iad argumaid eile air chois, a dheanamh a' ghniomha ni's fasadh do Philat. Oir thuirt iad, biodh fhuil oirne agus air ar cloinn, Mat. xxvii. 25. 'Se sin r'a radh, Thoir thusa a bhinn amach agus ma tha eagalciontai air bith ort, gabhuidh sinne oirn fein i air do shon; gu'n robh dioghaltas De air son fhola oirne 's air ar sliochd gu siorruidh. Dh' iomain aon pheacadh iad gu peacadh eile, gus an do chaill iadam mothachadh agus an robh an criodhachan air an cruadhachadh, agus an robh ana mianna ciocrasacha a' dalladh an tuigse agus a' claonadh an toile, gu ruidh gu togarrach ann an sruth-chlaise a pheacaidh.

Ge do bha Pilat lan-deirbhte, gu'n robh ar Slanui'-fhear neo-chiontach, ge do ghabh e iongantas mor d'a thosd, d'a mhacantas, d'a fhoighdinn fo gach claoidh an iochdmhor a dh' fhuiling e, gidheadh cha b' urrainn e a thoirt a lamhuibh na h urrad doluchdditi ea-coracha. Ach 'nuair a chualadh e mac Dhe air

* coismeachd.

air ainmeachadh, ranſuich e ni bu mhiona e; agus an uair a ghcur-ſmuainich e, cia feaſmhach agus ciuin a bha e ann an ſlighe na firinne, thoiſich e air amharas a chur, gu'n robh tuille agus nadur duine ann ſan, m'a thimchiol an cualadh e iomad ſgeul iongantach; agus bha oillt air gu'n do pheacaich e cheana 'an aghaidh fhlaithis, chion gu'n tug e binn a ſgiurſaidh amach. Uime ſin chaidh e dh' ionnſuidh tallaidh a bhreitheanuis, a dh' fhaotuinn tuille coluis mu dheibhinn. Dh' fhioſruich e d'ar Slanui'-fhear gu diamhair, co dhiubh is ann o neamh a thainig e le cumhachd, no rugadh e air thalamh mar dhuine. 'Nuair nach tug ar Slanui-fhear freagradh air bith air na ceiſdibh ſin, ghabh Pilat mi-thlachd, agus dh' fhas e frionaſach, 'Nach labhair thu riumſa, ars 'eſan, nach 'eil ſios agad gu bheil agamſa cumhachd 'gu d' cheuſadh agus gu d' fhuaſgladh.' Gun ag air bith dh' fheudadh Pilat ceartas a dheanamh 'an ſo, ach cha d' rinn ſe e. Fhreagair Iosa e uime ſin, 'Cha bhiodh cumhachd air bith agad a'm' aghaidhſe, 'mar biodh e air thoirt dhuit os-aird.' Agus mu dheireadh an uair a chunnaic Pilat buaireas an tſluaigh, chuireadh iompadh air gu a bhinn a thoirt amach. Dh' eiſd a naimhdean ri guth ne binne le aoibhneas, agus a chairdean le crith-eagal; ach a dh' aindeoin cruaidhghleaca naduir agus gach amhghair, a dh' fhuiling e, bha uan De a' toirt ſuas, mar iobairt air ſon ſlainte a chreatairean, a bhinn ea-corach, a thug Pilat amach, agus ghabh e ris a' bhas le umhlachd thairis agus gradh togarrach. Ge do cheil e a dhiadhachd fo ſgaile naduir duine a meaſg gach taire agus claoidhe, gach ſpide agus maſlaidh, bha maiſe na diadhachda a' dealradh 'na chorp reubtadh. A dh' aindeoin a thoſda, ioraſlachda, a chiuinis agus na

ſtaide-

ſtaide ioſail ann ſan robh e, bha driolainean a ghraidh a' ſradadh amach air gach taobh dheth.

Ach mu'n tug Pilat a bhinn amach, thug e aon oidhirp eile air Criosd a ſhaoradh o 'n bhas. Chaidh e 'mach agus ſhuidh e 's a' chathair-bhreitheanuis, d'an goirear an leachd-urlar, Eoin xix. 13. ionad a thogadh ſuas, gu h ard, le clochuibh, air taobh a muigh tallai a' bhreitheanuis, chum gu'm faiceadh an ſluagh e. 'An ſin thuirt e ris a' chuideachd, faicibh bhur righ, 'an diaigh a dhroch-laimhſeachadh, co an iochdmhor, o mhullach a chinn gu ruig bonn a choiſe, le ſeilibh, leonuibh agus droighin guineach, geur. Ach mor mar a bha Righ na ſithe 'na aobhar truais, ghlaodh iad amach gu h ard-ghuthach, air falbh leis, air falbh leis. Fa dheoidh mar ſo a reir an toile thug e bhinn amach, gu'n cuirteadh Uan De gu bas, maſlach, craiteach, tuaileaſach, a chroinn-cheuſuidh.

Gabh fealladh, o chrioſduidh, air an doigh air an do thairngeadh Criosd amach a talla a bhreitheanuis, 'an fealladh a naimhdean fuileachdacha, an coron droighine 'an ſas 'na cheann, an fhuil a' bruchdadh amach air gach taobh dheth, aodann comhduichte le ſeilibh neo-ghlana, agus a cholunn naomh uile lan leon.

'So an Ti air an do labhair am Faidh, ' a thainig ' a nios o Edom,' Iſa. liii. 1. le truſcan daithte 'na fhuil fein, a bha dearg 'na earradh, agus a thruſcan coſmhuil ris ſan, a tha ſaltuirt ann am fion fhaſgan fraoich-fheirge Athar, gun neach do 'n t'ſluagh maille ris. Mo thruaighe doille inntinne nan creatairean bochda! Nach feudadh iad am Meſiah, a bha iad a' cur gu bas fhaicinn air a chomharachadh amach le 'm faidhibh, agus a bheubaineachd, d' an robh iad 'ſa cheart am ſo ciontach, air a roimh-innſeadh leo

gu

gu mion. 'Thainig e dh' ionnfuidh a mhuintireach 'fein, ach chuir a mhuintir fein cul ris.' Bha Pilat, ge do bu Gheintileach e, ni b iochdmhoire na na h Iudhaich. Ach ge d' nach b' ann d'a mhuintir fein e dh' eifd Righ na fithe gu farafta ri binn a bhais agus ghabh e rithe le aoibhneas, chum finne a theafarguinn o bhas fiorruidh. Ge d' nach toiliche ni air bith mi run nan Iudhach, ach fuil a chridhe, cha robh fios eig na truaghana bochda, gur ann leis an fhuil fin, a bha peacadh an t' faoghail air a nigheadh air falbh, no gu'n do mheas iad mar chealgair caraid dileas an anma.

Ach cha do ftad mi-run a naimhdean 'an fo. Ceart co luath as a dhiteadh Righ na fithe, ghradghluais a naimhdean co dian as a bha 'nan comas, gu a fgrios. Dheafuich iad cheana an crann ceufaidh, thug iad air ball e dh' ionnfuidh tighe Philait, chum gu'n cuireadh iad do dhragh air ar Slanui'-fhear a ghiulan. Shocruich iad faighd'-fheara air iomad bealach, air eagal gu'n tugadh am pobull oidhirp air a thoirt uapa. Ach chum gu'n aithnicheadh iad e, thug iad dheth an fhalluing fcarlaide agus chuir iad aodach fein uime. Mat. xxvii. 31. Cha 'n 'eil air innfeadh dhuinn leis na foifgeuluichibh, gu'n tugadh dheth an coron droighine. A dh' aon ni a's fiosfrach finn, ghleidheadh an coron air a chean re na h uine a bha e air a' chrann, gus 'an diaigh a bhais an tug Ioifeph dheth e, 'nuair a dh' amhlaic e fein agus Nicodemus e.

Thugadh a chrann-ceufuidh fein dha r'a iomchar Eoin xix. 27. Bha a naimhdean co an-iochdmhor ri Righ an iochda, agus na trocaire 's ge do bha fhuil agus fpionnadh a chuirp a' failneachadh le fgiurfadh faire agus trom-bhuillibh, gidheadh nach

do

do ſhin Iudhach na Romanach amach a lamh g'a chromhnadh. Bha Iosa ni bu toiliche an crann a ghiulan, na bha na h Iudhaich g'a thogbhail air a ghuaillibh. Tre ſhraidean h Ieruſaleim cha robh naire air bith air, air ſon gach maſluidh agus taire, a thugadh dha, chionn gu'n d fhag a ghradh iad uile taitneach dha. Ge do bha neart a chuirp air caitheamh, le diobradh na fala, a dhoirt e gu fraſach, cha do ghabh e leth-ſgeul air bith nach b' urrainn da an crann a ghiulan. Bha e 'g amharc air mar cheile gradhach, mar thearmunn a chair - ean, a bha ri 'n ſtiuradh 'am boilſgin charraigean an t' ſaoghail ſo, gu cala an aidh agus na ſithe, mar bhuaidh-chaitream air a ghloir, agus mar ſhuaicheantas ſiorruidh air a ghradh neo-chriochnach. Uime ſin ghiulain ſe e, gu togarrach, gu beinn Chaibhairi, eadar da ghaduiche, air a chuartachadh leis na ſaighd'-fhearuibh, a bha 'ga mhi-ghnathachadh air an t' ſlighe; agus na ſagairt, luchd-teagaiſg an lagha, na Phairiſich, na Sgriobhaichean 'ga leantuinn 'nuair a chaidh ar Slanui'-fhear amach as a bhaile, dh' fhailnich e fo 'n chrann, agus thuit e air an talamh. Agus an uair a chunnaic na h Iudhaich nach robh neart aige air ſon a ghuilan, dh' eignich iad duine o Chirene, d'an goirear Simon, a bha tighin o' n duthaich, a ghiulan a chroinn gu Calbhairi. Ach ghabh mac Dhe ris a chrann gu toileach, ge do dh' fhuiling e do Shimon a chuideachadh 'nuair a threig a neart e. 'N ar 'n uile amhgharuibh tha Criosd fuidh amhghar maille ruinn, 'nar n' uile thrioblaidibh tha Criosd a' guilan cinn thruim a chroinn-cheuſuidh air a ghuaillibh fein, mar a rinn e maille ri Simon. Ann am meaſg a gheur-chlaoidhe air ſon ar peacaidh, tha ſmuainte ar Slanui'-fhir ni 's durachduiche air ar ſlaintene na

bha iad air a ſtaid fein. 'Nuair a bha e dol a ſtigh do bhaile h Ierufaleim le buaidh-ghair, a' meafg gach cliu, hofannah agus laoidh mholuidh, a bha 'n fluagh a' feinn dha air gach taobh, ghuil e gu goirt ofcionn a' bhaile thruaigh ſin, 'nuair a chunnaic e ciod an truaighe a bheireadh doille an luchd-aitich air, agus nach robh fios aca air la an ſlainte. Bha ſinne a ghnath aige 'ſan amharc; bha a ſmuainte air an focrachadh air ar feum. Cha robh 'na chradh fein d'a chridhe gradhach ach neo-ni ann an coimeas r'ar truaighene. Cha b' urrainn neach air bith eile, ach Righ na ſithe amhain, ſmuaineachadh air ſtaid neacha eile, 'nuair a bha e fein a' fulang craidh co mor. Ach 'am boilſgin gach trioblaide a bu mho riamh a dh' fhuiling e, nochd e 'n curam aruid, a bh' aige d'a chreatairibh fein. Lean mnai chrabhacha e, le truacantas agus deuruibh, a dh' iounfuidh Chalbharui. Lionadh iad le bron 'nuair a chunnaic iad e a' fulang; is chionn nach cluinneadh iad ni b' fhaide teagafg o bheul. Ach thainig iad roimh' 'n t' ſluagh d'a ionnſudih a dh' eiſdeachd a bhriathrain deireannacha; thiunndaidh e riu, agus thuirt e, a'toirt dhoibh folais, 'Ingheana Ierufaleim, na guilibh air mo ſhonſa, ach air ur ſon fein agus air ſon ur cloinne.

Faic, o chreidmhich, Righ Shioin air a tharruing amach mar thraill, le ceangal mu mhuineal, 'an diaigh a dhitidh, gu ſliabh Chalbharui, chum gu'n ath-reiticheadh e neamh agus talamh, agus gu'n coſnadh e dhuitſe ſaorſa ghlormhor chloinne De! Faic an ſluadh malluichte 'ga chuartachadh, a' dilbheachdachadh agus a' fochuid air an Ti ſin, d' am bheil na h aingle a' toirt aoraidh agus umhlachda, le gnuiſibh foluichte! Faic eſan, a tha ſluagh gun aireamh a' glaodhuich airi air cumhachd, ſaibhreas, gliocas, neart, urram, gloir, agus beannacha, Taiſb.

v.

v. 11, 12. ann an h Ierusaleim neamhaidh, a nis air a ghlaodhuich ann an h Ierusaleim thalmhuidh, airi-air builliibh, sgiursa, seile, fochuid agus air bas crait-each, maslach a' chroinn-cheusuidh! Amhairc air an Ti naomh sin, a tha cumail suas na cruitheachd le focal a chumhachda, a' fannachadh agus a' tuiteam fo 'n chrann, chum gu'm biodh co'-mhothachadh aige linne, gu'n comhnadh agus gu'n neartuicheadh e sinn fo chrannuibh-ceusuidh ar trioblaidean! ' Leag DIA ' ar n' aingeachd uile air Righ na sithe,' Isa. liii. Ge do bha fios aige, gu'n robh an eallach trom, ghabh e air a ghuaillibh i gu'n fhocal 'na h aghaidh. Ge do dhiobair a neart e, le call fala, ge do dh' fhuiling e cradh, agus ge do rinneadh beubaineachd air a chorp, le leonaibh, cha robh ni air bith ea-comasach d'a ghradh. Ghiulain e air a chrann sin peacadh an t' saoghail. 'Nuair a bha mac DHE ag imeachd, chaidh ofmuich a sligh do na flaitheasuibh agus bha e gabhail leth-sgeil pheacach bochda ann an lathair Athar nan uile. Dh' fhosgail e 'n t' slighe dhoibh gu gloir. Chiosnuich e'n diabhal, an saoghal, am peacadh, agus thug e buaidh air cumhachduibh an dorchaduis. Dh' fhoillsich e ionmhas dianihair a ghraidh, agus dhaingnich e, le eiseimpleir, gach ni a theagaisg e le bhriathruibh. ' Cha 'n airi ortsa o ' IOSA an ti nach tog a chrann-ceusuidh agus nach ' lean thu.' Naomhuich e deoir, saothair agus fu-langas oglach. Tha e soillseachadh na h inntinne, a' teodhadh a chridhe, a' leigeil ris diomhanais an t' saoghail, agus a bharail mhearachdaich, a' teagasg slighe na slainte, a' daingneachadh na firinne, a' tar-ruing anama d'a ionnsuidh agus a' sparradh ris a chrann gach dolais, a tha a mhuintir ionmhuinn fein a fulang.

O DHE a ghraidh, cia saibhir agus sona iadsan a tha 'ga d' leantuinn a' guilan an croinn fein. Cha deachaidh Simon romhad, ach lean e thu; theid thusa a ghnath air thoiseach, chum gu'm faiceadh iadsan, a tha giulan an croinn, thu rompa, chum gu'm biodh iad air an stiuradh agus air an soillseacheadh le deigh eiseimpleir. Ach, o sholuis neimh, am bheil thu do ghnath fa chomhair sul an duine sin, a tha 'g imeachd ann do cheumnuibh? Ciod a chi e? ciod a ghradhaicheas e? ciod a gheibh e, agus ciod a shealbhaicheas e? Tha e 'giulan graidh, agus air a ghiulan le gradh; 's e gradh a shlighe agus crioch a thuruis, 's e gradh obair agus a shuaimhneas. O gu'n gradhuicheams' thu air an doigh so, O mo DHIA, gu'n robh mo cridhe air lasadh le gradh do 'n DIA a chruthaich mi, do 'n tSlanui'-fhear a shaor, agus do'n Spiorad naomh, a tha 'nis a' cur rium sochaire na saorsaidh, a choisinn mo Slanui'-fhear.

## CAIB IV.

Mu Fhulangas CHRIOSD re am a bhais.

SHAOILEADH' duine gu'n robh a nis ganlas naimhdean tulchuiseacha CHRIOSD air fuarachadh, agus am boile air tradhadh. Ach tha 'n earrann a 's mo d'a fhulangas fathast romhainn, eadhon, fulangas anma, treigsinn spioradail agus ceusadh. Cha toilicheadh ni air bith iad, ach a bhas. Gabhamaid feallaidh gu riaghailteach do fhulangas CHRIOSD, re am a bhais.

'Nuar a thainig ar Slanui'-fhear a dh' ionnsuidh mullaich an t' sleibh, far an robh e ri crioch a chur air iobart, agus ris a'chomhara a bu shoilleire air a ghradh a thoirt dhuinn, cha do luatuich iad dha uine gu anail a leigeil. Rinn iad deas, gu luath, gach

ni

ni, a bha feumail gu a sparradh ris a' chrann. Thug iad dheth a cheangluichean agus aodach. Ach fo gach cruaidh-chas, bha Righ na sithe umhal agus macanta, do-bhrigh nach robh annta ach innealh a chuir orduidh an Athar 'an gniomh. 'Nuair a bha a naimhdean a' deasachadh a' chrainn, ag iarraidh nan tarang, agus nan inneal eile, chum a mhillidh, cha robh inntinn ar Slanui'-fhir 'na tamh; bha a chridhe agus a shuilean an togail suas gu neamh, a' dortadh dheur frasacha, goirte, air son ar peacaidh-ne, 's 'ga thoirt fein suas do'n Athair shiorruidh, mar iobart-reiti air ar sonne, agus 'Fhuair urnuigh 'agus ath-chuingean eisdeachd,' Eabh. v. 7. 'Nuair a fhuair an luchd-millidh gach ni a dheanamh ullamh, thainig iad a dh' ionnsuidh CHRIOSD, agus thug iad dha fion-geur air a mhiosgadh le domblas, Mat. xxvii. 34. Bha e gnathuichte a' measg nan Iudhach agus nan Romànach, deoch fhiona a thoirt do gach neach, a bhiodh fui' bhinn bais, chum an neartachadh, agus a thogail cail-eigin do shunnt agus do shuilbhearrachd 'nan criodhachuibh. Ach 'an aite so, cha tug iad do CHRIOSD ach domblas agus fion-geur. 'Nuair a bhlais e de'n deoch so, cha 'n oladh e dhith. Oir bu roighniche leis basachadh air a' chrann na le nimh. Cha robh deoch air bith a bu mhi-fhreagarruicheadh, do staid CRIOSD, na 'n deoch so. Oir cha mhor nach do chaitheadh spionnadh a chuirp cheana, le faire, buillibh, sile fala, agus gach mi-ghnathachadh an-iochdmhor eile. Bu ro mhor fheum air deòch, a neartuicheadh a chridhe. Bu ghnath leo deoch neartachuidh a thoirt do na traillibh, a bu chionairciche, roimh' am bas. Ach cha do luasuich a naimhdean mirunacha, miosguineacha, deoch cridhe air bith, ach domblas agus fion-geur, air Tobar gach ioc-shlainte, 's TRIATH

nan uile. Shineadh e air leabaidh a' chroinn 'na luidhe, gun adhart air bith a b' fhearr na 'n coron droighine, a bh' air a cheann, ge do bha a shuil an togail suas a dh' fhosgladh doruis nam flaitheas, a dhruid sinn oirn fein le'r cionta. Cheangail iad Criosd gu teann ris a' chrann, ge do bha ghairdein caomh sinte 'mach 'ga 'n gairm agus a' deanamh eadar ghuidhe as an leth'am sianuis Athar shiorruidh. Ge do bha e'sa' cheart uair sin a' reiteachadh pheacach ri Dia, a' dluthachadh neimh agus na talmhuinne r'a cheile, is a' deanamh dhiubh aon teaghlaich, d'an Athair is d'am maighisdir Dia nan uile, thairngich iad a lamhan agus a chasan ris a' chrann, chum a bheatha shineadh amach le bas ruighin, craiteach, fadalach. Air thus leag iad a nuas an crann air an talamh, gus an do cheangail iad Criosd ris gu teann agus 'an sin thogadh mac an duine suas, mar a thog Maois an nathair 'san fhasaich, a bha 'na samhladh air Criosd. Na tairngean mora, air an robh a chorp ri bhi air a chrochadh, cha b' ann 'san earruinn, a bu lugha mothachaidh, a sparr siad iad; ach ann san earrainn, a b' fheidhicheadh, agus uime sin a bu mho mothachadh, d'a choluinn uile, eadhon 'na lamhuibh agus 'na chasuibh. Chi sinn, o bhriathruibh Dhaibhi, cia ana-cneasda agus guineach a bhuin iad ris annta, 'Threachuill iad mo lamhan agus mo chasan.' Thairngich iad aon lamh, ri dara adhairc a chroinn, agus an lamh eile ris an adhairc eile agus a chasan ri calpa a' chroinn. 'An sin thog iad 'an aird an crann agus shocruich iad e s 'an talamh, is an uair a thuit e sios gus an ionad 'an robh e roimhe, cha 'n 'eil ag air bith nach do chraidh an criothnacha dian, ana-barrach so, corp ar Slanui'-fhir. Ann a meadhon gach claoidhe, nochd, Uachdaran a' chruinne, inntinn ni bu sheasmhaiche na clann nan daoine. Air

a' ghnuis

a' ghnuis sin, air an do luidh bron, bha foighidinn, gradh, seirc agus treablhantas anma, a' dealradh. Ge do bha a naimhdean a'deanamh gairdeachuis, le ard-iolaich, 'nuair a thogadh ar Slanui'-fhear suas eadar neamh agus talamh, bha mac DHE ri saothair, mar eadar-mheadhanair cumhachdach, trocaireach, chum ar 'n ath-reiteachadh ris an Athair, agus a' sineadh amach ghlac a ghraidh, gu'r gabhail d'a ionn suidh. Cha robh is cha bhi sagart a's taitniche, do'n Ti a's airde. Oir ' b' e so a mhac gradhach ann san ' robh a mhor-thlachd.' Cha chualas, agus cha chluinnear íom-radh, air iobairt a's iomlaine 's a's naomha Oir b' e so ' Uan DE a tha toirt air falbh peacaidh ' an t' saoghail.' Ann am boilsgin gach claoidhe, a bha e fulang, mur gu'n di-chuimhnicheadh e a thruaighe fein, bha a smuainte, n' eomhnuidh, air ar slaintene, 's thog e suas a ghuth, ag ath chuinich air Athair, gu'n deanadh e trocair, cha 'n e 'mhain air a luchd-millidh, ach mar an ceudna air uile pheacachuibh na talmhuinne, do bhrigh gu 'm b' iad am peacanna a bu chionfath d'a fhulangas, ' Athair, ' thoir dhoibh mathanas, oir cha 'n 'eil fios aca ciod ' a tha iad a' deanamh.'

Tha sinn ullamh gu coire fhaotuinn do na h Iudhachuibh, chionn gu'n do bhuin iad co an-iochdmhor ri CRIOSD, ach 's tearc a tha sinn a' cnuasachadh ar slighe fein, no gabhail mion-fheallaidh d' ar peacannuibh, a chuir copan, a's seirbhe na fion-geur agus domblas, 'an laimh ar Slanui'-fhir, eadhon copan searbh do fhion-dearg feirge agus dimb an Ti a 's airde, a b' eigin da, cha 'n e 'mhain a bhlasad, ach mar an ceudna ol suas gu buileach. Faic an so iota air an Ti, a chruthich na tobruichean uisge, Taisb. xiv. agus a tha toirt, as an talamh, fiona, a chuireas criodhachan dhaoine air ghean agus shubhachas, Salm

civ.

civ. 15. a tha toirt dithe do dh' eunlaith nan ſpeur, do dhaoinibh agus bheathaichibh na talmhuinne. An robh an traill, a bu ſhuarruiche, a' ſaotuinn deocha roimh' a bhas, agus am b' eigin d'ar Slanui'-fhear deoch chaithteach, ſhearbh, nimheil, ol. O cia ſearbh nadur a pheacaidh! Tha e air a choi'-meas ri dearcuibh domblais, ri baguiltibh ſearbha agus nimh Dhragoin, no nimh naimhdeil, gharg, chonſpeach, Deut. xxxii. 32. Bha CRIOSD ri fulang air ſon guine ſheirbh ar peacanna, agus uime ſin thugadh dha deoch ſhearbh r'a h ol. Tha clann nan daoine 'gan ardachadh fein, le uaill agus miann-urraim *. Air an aobhar ſin leàgadh ſios gu h ioſal mac DHE, a tha co'-ionann ris an Athair, ſhineadh e air a chrann, agus thairngicheadh e le tairngibh ſcaiteacha. Chuir nathruichean teinnteacha a pheacuidh, an gathanna naimhdeil, nimhneacha, 'nar n anmannuibh. Uime ſin thogadh CRIOSD an aird air a' chrann, mar thogadh an nathair 'ſan fhaſaich, a leigheas ar n anmanna, 's a ſparradh ar peacaidh ris a' chrann. 'Dhubh e 'mach lamh ſgriobhuidh nan reachd, a 'bha 'nar 'n aghaidh agus a' gabhail romhainn, air 'dha a ſparradh, ris a' chrann cheuſuidh ſin,' Col. ii. 14.

Ach oſbar, chroch iad Righ na ſithe ruiſgte air a chrann, oir rinn iad a thruſcan eatorra, Mat. xxvii. 35. Tha ſinn a' faicinn, gu'n do ſpion iad dheth an fhalluing ſcarlaide, agus 'an ſin, gu'n do chuir iad aodach fein uime. Agus 'ſan am ſo, 'nuair a thairngich iad e ris a' chrann, ſpion† iad dheth aodach fein, agus bha iad 'ga leigeadh 'an crochadh fada. Ach tha Eoin ag innſeadh, gu'n do roinn iad a thruſcan 'na cheithir bloidibh, agus gu'n tugadh bloidh dheth do gach ſaighd-fhear. Mar a bu ghnath, le

* mor-bheachd. † ſpiol.

le luchd millidh, coir agradh air aodach an neach a reach dha a mhilleadh, ghabh gach aon do'n chearthar a roinn fein do aodach CHRIOSD. Mar so chrochadh e lomnocht', a bhuithinn dhuinne sgeadaich na fireantachda.

Cheusadh TRIATH na beatha eadar da ghaduiche, Mat. xxvii. 35. Bha aon dhiubh air gach laimh dheth, agus CRIOSD 'san eadar-mheadhain, mar gu'm b' e am priomh-spuinneadair, chionn gu'n dubhairt e gu'm b' e fein mac DHE, a' spuinneadh, mar so a ghloire o DHIA. Mar so bha ar TRIATH gradhach air aireamh ann a' measg nan ciontach, Isai. liii. 12. agus air a mhios mar an gaduich drochmhuint, agus an sloiteir a bu mho, an am fianuis DE, chum gu'm miostadh sinne mar fhireine 'na fhianuis. Cha 'n e 'mhain gu'n do bhasuich ar n' Urras air ar son, ach, O gradh gun choi'-meas, dh' fhuiling e 'm bas so ainm fir-reubainn. Cha do ghabh e naire re a bheatha, cuideachd a chumail ri Publicanaich agus peacaich, is cha do ghabh e naire d' an gabhail mar luchd-comuinn 'na bhas. Oir thainig e a thearnadh na muintireach, a bha easlainteach. Ge do fhuair Adhamh am bas o chraoibh na beatha, gheibh sinne beatha fhior o chraoibh a' bhais, ris an robh CRIOSD air a sparradh.

Ach tuille eile, ge do rinn iad ni 's leoir a dh' fhanaid air, roimhe so, 'an tighibh Annais agus Chaiaphais, cha do thoilich so iad, ach chaidh iad air an aghaidh ann an aingeachd. Thug gach uile ghne dhaoine, a bhuineadh do 'n eaglais, no aig an robh ughdarras 'san rioghachd, armailt* nan Iudhach agus nan cinneach, ann cainnt da. Rinn a' mhuintir, a bha siubhal seachad, aon do 'n mhuintir a cheusadh maille ris, na sagairt, luchd-riaghluidh an t'sluaigh, agus am pobull uile, fochuid air an Ti naomh sin a bha 'sa'

* feachd.

'sa' cheart am sin a' tairgseadh iobairt reiti ar son am peacaidh. Bha fios aig na h Iudhaich gu'n d' fhuair Criosd, roimhe so, amach grunnd an criodhachan, gu'n robh fios aig air an diamhaireachd, agus ge do thug iad gu bitheanta oidhirp air a ribeadh'na chainnt gu'm b' eigin doibh, lan amhluidh, fhagail. Bha iad leagta nis ri dioghaltas a dheanamh air, le sgeig. Chrath, an droing a bha dol seachad, an cinn le fochuid, 'ga chaineadh le fuar-sgallais, bearradaireachd dhiabhluidh, tharcuiseach, ghabhannach, a' tilgeadh air gum b' fhear-goid nithe naomha e, neach a dh' oidhirpich teampall De a sgrios agus uime sin ag radh gur ann, gu ceart-bhreitheach, a bha e fulang. Thilg iad air mar an ceudna, gu'm bu mhealltair e, a bha mealladh an t' sluaigh le miorbhuiltibh ioganacha. Na 'm bu mhiorbhuiltean fiora do mhiorbhuiltean-sa, bhiodh e 'nis, a' d' chomas thu fein a theasarguinn leo, agus tighin a nuas o'n chrann, ach sin cha'n urrainn thu dheanamh, 's uime sin is mealltair thu. Ma 's tu mac Dhe, thig a nuas o'n crann? nach 'eil an faoghail uile a nis a' faicinn gu soilleir, gu'n tug thu masladh do Dhia, le radh, gur tu fein mac Dhe? Cha do thuig, na h amadain thruagha so, diamhaireachd an t saorsaidh, no gu'n do leag Criosd a bheatha sios, le lan-thoil, air son a chaorach fein, agus gu'n robh cumhachd aige a togail an aird a ris.

Rinn na Scriobhaichean, na Phairisich, na h ard-shagairt, an dichioll a chlaonadh inntinnean an t' sluaigh. Labhair iad a ris na ceart nithe, a labhair na h aingich mhalluichte a chaidh seachad, eadhon gu'm bu mhealltair ioganach e, neach a bha goid' nithe, a bhuineadh do'n caglais, dia-mhasladair, a bha 'nis gu ceart-bhreitheach a' fulang pein, chionn nach b' urrain se e fein a shaoradh. 'Thearuinn e daoin'

' eile,

‘ eile, ach cha ’n ’eil e comasach dha e fein a thear-
‘ nadh,’ Mat. xxvii. 42. Thilg iad air, gu’n robh e ciontach do bhreuguibh agus do aramach, gu’n dubhairt e, gu’m b’ e fein Righ Israeil, agus air an aobhar sin, gu’n robh e ciontach do fhoill ’an aghaidh an Iompaire. Ghabh iad os laimh gu’n dearbhadh iad, le tri argumaidibh, nach b’ e Righ Israeil. ‘ Ma ’s ‘ e Righ Israil, thigeadh e ’nis a nuas o’n chrann,’ Mat. xxvi. 28. ach cha ’n ’eil e tighin a nuas, uime sin cha ’n ’eil e ’n comas da tighin a nuas, air an aobhar sin cha ’n e Righ Israeil. B’ iongantach a’ ghne riasanachuidh so. Ciod an co’ dhunadh a bu mhearachduiche na, a radh, ‘ Cha ’n eil e tighin a ‘ nuas, uime sin cha ’n urrainn e. Dhearb e a Dia, ‘ agus chuir e muinghinn ann, saoradh se e ’nis, ‘ ma ’s aill leis e, oir thubhairt e, ’s mi mac Dhe,’ Mat. xxvii. 33. Nam b’ e mac Dhe, ’s na’n cuireadh e mhuinghinn ann, shaoradh Dia fein e; ach cha ’n ’eil e ’ga shaoradh; uime sin cha ’n e mac Dhe, agus air an aobhar sin, cha ’n e am Messias, no Righ Israeil.

Thug aon do na daoinibh drochmhuinte, a cheusadh, toibheum dha, Luc. xxiii. 39. ag radh, Ma ’s tu Criosd teasairg thu fein agus sinne, mar gu’n abradh e, rinn thu aidmheil gu’m bu tu Criosd am Messias, agus gidheadh, cha ’n ’eil thu comasach air thu fein, no sinne, a theasairginn, agus uime sin cha ’n ’eil annad ach mealltair. Do bhri’gh coslais, gu’n do shaoil an gaduich, gu’m buithneadh e, le Criosd a chaineadh, gean-math an aird-shagairt, agus air an aobhar sin, gu’n tugadh e ’nuas beo e o’n chrann. Ach ’nuair a shaoil an truaghan bochd so, gu’n gleidheadh e a bheatha, chaill e anam. Agus mar so tarluidh dhoibh-san uile, a ghnathuicheas meadhanan ciontacha

tacha

tacha a fheachnadh a'bhais, mar dean iad grad aithreachas. Chaineadh CRIOSD leis gach gne dhaoine, chum gu'n teafairgeadh e cuid eigin do gach feorta. Rinneadh fanaid air, ann an lathair bhreitheachan na h eaglaife agus na rioghachda agus an airm, an lathair nan ard-fhagart, Philait agus Heroid. An aon fhacal, rinn gach gne dhaoine fanaid air TRIATH na beatha, Cham iad am beoil, chas iad am fiaclan, chrath iad an cinn, mu'n Ti fin, a bha tairgfe na bha e fulang mar iobairt-reiti air fon an faorfaidh.

Dh' fhuiling ar Slanui'-fhear, cha 'n e 'mhain cradh ana-barrach mor, ach ana-barrach fada. Tha na Soifgeulaichean, gu h aon-fgeulach, ag co'-fhreagradh d'a cheile, gu'm b' i'n naothamh uair air an tug e fuas an deo, faic Mat. xxviii. 46, 50. Marc. xv. 34, 37. Luc xxiii. 44, 46. Ach chum gu'm faic finn, nach 'eil eadar-dhealacha baraile mu 'n uair air an do cheusadh e, minichidh mi gu mion eachdruidh nan Soifgeulach mu dheibhinn na h uaire fo. Tha Marc ag radh, gu'n do cheufadh CRIOSD mu thimchioll na treas uaire agus Eoin, gu'n do fheas CRIOSD 'an lathair Philait air an t feathadh uair, oir cheufadh e air an treas uair. Bheir finn oidhirp air a' cheifd fo fhuafgladh. Bha na h Iudhaich a' roinn an la fholuis air dha fheol, air thus, 'na dha uair-dheug. B' i 'n feachdadh uair 'fa' mhaduinn againne, a cheud uair acafan. B' i an naothamh uair againne, an tre s u ir acafan; an da-uair-dheug againne, an feathadh acafan; an treas uair an diaigh mheadhan la againne, an naothamh uair acafan; an cuige uair an diaigh mheadhain la againne, an aon-uair deug acafan. 'San dara h aite, roinn iad an la 'na cheithir cheireannuibh, no 'na cheithir uairibh mora; agus b' i a' cheud uair dhiubh, o fhe fa' mhaduinn againne gus an naothamh uair; mheadhain

an dara uair, o naoth fa' mhaduinn gu da-uair-dheug; an treas uair, o dha-uair-dheug gu tri an diaigh mheadhain la. Roinn iad an oidhche mar an ceudna 'na da-uair-dheug, a toifeachadh na ceud uaire o fhe an diaigh mheadhain la. Rinn iad i cuideachd 'na ceithir uairibh no fairibh. Bha an fa' cheud faire, tri uairean gnathuichte, o dheireadh an t feathadh gu deireadh na naothamh uaire 'n diaigh mheadhain latha. B' i 'n uine, a bh' eadar an naothamh uair agus an da uair-dheug, an dara faire. B' e 'n treas faire, no uair mhor, an uine, a th' eadar tri fa' mhaduinn againne gu diaigh fe. Ma bheir finn fainear an roinn aimfire fo, feudaidh finn na Soifgeulaichean gu furafta a thuigfinn. 'Nuair a thuirt Eoin xix. 14. gu'n do fheas Criosd 'am fianuis Philait mu thimchioll na feathadh uaire, bha e ciallachadh nan feth uairean gnathuichte a' meafg nan Iudhach. Mu thimchioll na h uaire fo, agus mu'n do ruidh an feathadh amach, dhiteadh Criosd, agus thugadh amach e chum a cheufaidh. 'Nuair a tha Marc ag radh, gu'n do cheufadh Criosd air an treas uair, Marc xv. 25. tha e ciallachadh an treas ceithrimh, no uair mhoir do'n la, a' toifeachadh aig uair nan Iudhach, no mu'n do ruidh an da uair-dheug againne amach. Chi finn, mata, gu'm bheil na Soifgeulaichean a' ciallachadh an aon ni, ge do tha eadar-dhealacha 'nam briathruibh. Tha 'n dara aon a' labhairt mu na h uairean a 's lugha, agus an t aon eile mu na h uairean a 's mo. Uaithe fo tha e foilleir, gu'n do thairngicheadh Criosd ris a' chrann, mu dha uair-dheug, 'nuair a bha 'n uair air beul ruidh amach, agus dh' fhan e beo air a' chrann gu tri uairean an diaigh mheadhain la. Bha a bheatha air fad lan de fhulangas, ach bha 'n oidhche mu dheireadh lan de chradh

ana-barrach, agus thug na tri uairean mu dheireadh barrachd air an iomlan. B' ana-barrach an cradh do neach, a bhi 'n crochadh air a lamhuibh agus air a chasuibh, air chor as gu'n rachadh a lamhan agus a chasan as an alt le dian-shineadh. Ach cha 'n urrain do dhuine fulang, ach air son a pheacanna fein a mhain. Ach dh' fhuiling CRIOSD air son peacaidh an t sluaigh, agus bha e, fad thri uairean, fo 'n iomlan dhiubh. Gun ag air bith, cha bhiodh e beo co fada air a' chrann, an diaigh do neart a chuirp faillneachadh, mar gleidheadh se e fein beo le miorbhuillibh. Sgith agus craiteach, mar a bha Righ na sithe, air a' chrann, bha gach ni mu'n cuairt dha a' meudachadh a chraidh. Nan leagadh e cheann sios air a chrann, gu socair a ghabhail, sparradh so na dealga geura a stigh ni b' fhaide. 'Nuair a dh' amhairc e sios mu'n cuairt da, bha gach cuspair a chunnaic e, toirt dha an tuille craidh, eadhon bron a mhathar, doilgheas, briste-cridhe agus mulad a chairdean, aoibhneas agus buaidh-ghair a naimhdean. O na ghlacadh e ann an garradh Ghetsemane, thoisich fulangas ana-barrach ar Slanui'-fhir. Bha e 'san am so ag ol a chopain sheirbh, feadh na codach a bu sheirbhe dheth, a chosnadh copain mhilis d'a chreatairibh. Tha 'n droighin air a thiunndadh gu blath, an searbhadas air a thiunndadh gu milsead, saothair ar Slanui'-fhir air a tiunndadh dhuinne gu fois, a chradh gu suaimhneas, agus a bhas gu beatha lan de shith. Dh' fhosguil e dorus nam flaitheas; sgrios e cumhachd ar naimhdean; rinn e neamh agus talamh daimheil d'a cheile; choisinn e ionmhas neochriochnach graidh dhuinn; dh' ioc e a pheithinn dheireannach, air son ar n' ainfheich, air son an robh ceartas DE 'gar n agradh, a chum gu'n athreitichéadh e sinn ri ar DIA gu siorruidh. Dh' fhuiling

ing e, 'fan am fo, an cradh, a thoill finne fhulang gu fiorruidh an ifrinn. Tha e 'nis a' nochdadh dhuinn a chroinn gun uamhann; cha 'n' eil e 'ga leagail oirn ach mar a 's urrainn finn a ghiulan. Tha e 'gar cuircadh gu a leantuinn, agus a' mineachadh na flighe romhainn. Tha roinnean nan tarang agus nan dealg, leisan dobhiorradh e, 'nis air am maolachadh dhuinne. Cha do fguir e gu brath a dh' iarruidh mathanais air fon a' chinne daonna, gus an tug e fuas an deo air a' chrann.

Ach ge d' bu mhor an cradh, a dh' fhuiling ar Slanui'-fhear, 'na chorp, b' ann 'na anam a dh' fhuiling e 'n dochar mor agus an truaighe anabarrach, a ghabh e os-laimh 'nuair a dhoirt Dia air a' chean, fhearg gu h iomlan, Mat. xxvi. 30. Tha e air a radh, gur e 'faorfadh an duine faothair anma,' Isa. liii. 10. Bha e feumail, gu'm fuilingeadh Criosd air fon ar n' anmanna. Oir tha ana-mianna a' cathachadh an aghaidh anmanna chloinn nan daoine. Ach far am bheil an t ainfhiach a 's truime, 's eigin do roghainn gach dioluidh a bhi. Ach 's e Criosd ar n' urras-ne, agus uime fin, b' eigin dha 'n t ainfhiach uil' a dhioladh. Tha mar fhiachadh air an duine gu h iomlan, ach gu fonruichte air an anam, an lagh a choi'-lionadh. Tha 'm peacadh gu h aruid an aghaidh an anma. Oir pheacaich an cinne-daonna an aghaidh an anmanna fein, Air. xvi. agus Micah vi. 7. 'An toir mi mo cheud ghin air fon mo fheach-'arain, no tora mo chuirp, air fon peacaidh m anma.' Cha leoir fulangas a' chuirp a dh' fhagail duine cuibhte truagh. Cha 'n 'eil ann ach aon earrann de 'n duine. Uime fin, cha robh an earrann fo comafach air, ainfhiach a' mhallachuidh, iocadh gu buileach. Oir bha 'n duine gu h iomlan fo mhallachadh an lagha, Gal. iii. 13. Uime fin ghabh Criosd d'a

ionnſuidh fein anam agus corp maille r'an anfhainneachd araon (ſaor o'n pheacadh) chum leo araon, gu'n tugadh e iobairt ſeachad. Iſa. iii. 10. 'Nuair 'a ni thu anam 'na iobairt air ſon peacaidh,' ars am Faidh.

Mar d' fhuiling CRIOSD ach 'na chorp, dh' fhuiling moran chreidmheach, mar an ceudna, mar ſo. Oir ghearradh, moran dhiubh, 'nam bloidibh; ſgoilteadh cuid dhiubh às a cheile, gidheadh dh' fhuiling iad le gairdeachas do bhri' gu'n do lionadh an criodhachan le co'-fhurtachd Spioraid DE. Ach tharruing DIA ſolus dealrach a ghnuiſe, agus gach uile cho'-fhurtachd, o mhac a ghraidh, ge do bha a mhor-thlachd ann o ſhiorruidheachd. Uime ſin, 'nuair a tharruing DIA a cho'-fhurtachd uaithe, thoiſich anam CHRIOSD ri fulang reimh' a chorp ann ſa' gharradh, far an robh e 'n cruaidh-ghleac anma, agus an geur-amhghar. Cha 'n fhiudh fulangas a chuirp a chur an coi-meas ri fulangas anma. Tha gach ni, a 's urradh dhuinn ainmeachadh, no ſmuaineachadh, air an ſteidh dhemhain ſo a' tighin ana-barrach goirid air an fhirinn. Cha 'n urrainn aingle, no daoine, a thuigſinn no chur an ceill. Oir tha DIA an t Athair, a tha leagail an fhulangais air mac a ghraidh, neo-chriochnach. Tha DIA am Mac, a tha fulang, neo-chriochnach mar an ceudna. Agus co mata, ach an DIA neo-chriochnach fein, a 's urrainn an geur-amhghar, agus an trom fhulangas, a leag an dara aon agus a dh' fhuiling an t aon eile, a thuigſinn, no chur an ceill? Tha na h aingle fein ag amharc air ſo le mor-iogantas. Ach feudaidh ſinn a thuigſinn, gu'n do dhruith na nithe ſin, gu ro throm, air anam CHRIOSD. Bha beo-mhothachadh aig anam IOSA air gach cradh, a dh' fhuilling a chorp, air an ſgiurſadh, air na tairngibh agus air gach

gach biorradh, a rinneadh 'na cheann leis an droighin ghuineach. Agus chionn gu'n robh a chorp measarra, glan agus fallain, bu ghoitte agus bu chraitiche a mhothaich anam goimh a chuirp. Dh' fhuiling e 'na cheudfathuibh o'n leth a muigh. Cha robh e a' faicinn, ach gach ni agus neach mun cuairt da, 'g amharc air le gruaim, an saoghal 'ga threigsinn, a naimhdean a' deanamh gairdeachais, cuid d'a chairdean gu dubhach, bronach a' teicheadh air falbh, agus cuid eile a' gul agus a' caoidh timchioll air a' chrann. Cha robh e claistinn ach ana-cainnte, mallachaidh, briathra tarcuiseach tuaileis agus gabhainn an t sluaigh. Bha 'n seile salach mi-thaitneach d'a bholtrach. Cha do bhlais e ach domblas agus fion-geur. Cha do mhothaich a chorp ni air bith a bu taitniche na guin an sgiursaidh, nan tarang, agus a' choroin, 'na lamhuibh agus'na chasuibh 'na dhruim agus'na uchd. Bha a cholunn ghradhach uile lan leon. Mar so le guin agus le doilghios ar peacaidhne, bhiorradh anam tre uile cheudfathan. Uaithe so chi sinn, gu'n d' fhuiling anam, chionn gu'n robh co'-mhothachadh aige le chorp.

Cha 'n e 'mhain gu'n dubhairt an cinne-daonna, nach robh ann ach geocach, poiteir fiona, cealgair lan iogain, no fear-cuthaich agus deamhan; cha 'n e 'mhain gu'n do mhurt iad Uan De; cha 'n e 'mhain gu'n d'eirich neamh agus talamh, ach dh'eirich mar an ceudna ifrinn, 'na aghaidh. Thug uile chumhachdan an dorchadais ionnsuidh air anam. Chion gu'n robh priomh-uachdaran an dorchadais 'na namhaid dha, agus do'n obair a bha e dol mu thimchioll; cha chailleadh e 'm fath, (feudaidh sinn a smuaineachadh) agus an cothrom so, air oidhirp a thoirt, aon uair eile, air sal ciontach a thilgeach air anam fior-ghlan Uain De, 'nuair a

bha e air beul a bheatha a leagadh fios air son a chreataircan, agus 'nuair a bha e air a chuartachadh le faighdibh deireannacha, coronacha, uamhasacha a' bhais. Ma thug ar Slanui'-fhéar buaidh orra uile air a' chrann, gu cinnteach chruaidh-chathuich e 'nan aghaidh, 'san am so. Uime sin chaidh, gun ag air bith, feachd ifrinneach rioghachda an dorchaduis, a leigeadh fuasguilte dh' ionnsuidh ar Slanui'-fhir. Oir bha daoine agus deamhain, an Cruith-fhear agus an creatair, comh-luath, ag eiridh suas 'na aghaidh. Ach gidheadh bhuanuich e le foighidinn, gus an do dhiol e 'n t ainfhiach, a bha ceartas De ag agradh air cloinn nan daoine air son an easumhlachda. B' eigin do Chriosd cruaidh-spairn a dheanamh ri feachd nan deamhan, agus ri uamhann oillteil, og-luidh, a bhais shiorruidh, a bha gu h aonsgeulach, a' cogadh ann an cath laidir ris. Gun teagamh air bith, cha bu bheag an cradh agus an camp a dh' anam Chriosd, na miltean dheamhan a thug ionnsuidh air, agus na miltean de ghathuibh loisgeacha buairidh agus ea-dochuis, a thilg iad air co'-luath. Fa dheoidh, rinn uile-chumhachda an dorchaduis stri, leis gach uile ghanlas ifrinneach agus buirbe mhalluichte, le buaireannuibh eag-samhail, chum na-daoine taghta a leir-sgrios' 'nan Ceann, an dara Adhamh, air a' chrann, mar a thug iad oidhirp air a' chinne daonna air fad a sgrios, 'nam freumh an ceud Adhamh, 'sa' gharradh. Ach thug ar Triath an dulan uile, agus ge do thilgeadh miltean do ghathuibh teinnteacha air, gidheadh dhion se e fein co uile threun, as nach robh 'an comas do h aon dhiubh druthadh air. Cha 'n e 'mhain gu'n do chiosnuich e a naimhdean uile, ach thug e buaidh-chaiream air uachdranachduibh agus cumhachduibh air a chrann cheusaidh.

Bha

Bha mor champar agus doilghios air Spiorad Josa air fon peacaidh ghraineil nan Iudhach, agus chionn gu'n robh 'e faicinn roimh-laimh, gu'n aich-fheunadh agus gu'm meafadh iomad neach fhulangas neo-fheumail agus neo-dhiongmhalta gu mathanas a chofnadh dhoibh 'nam peacannuibh. Bha doilghios air a Spiorad, do bhri' gu'n robh e faicinn nan Iudhach, a gheall, ann an coi'-cheangal, a bhi tairis dha fein, agus air an do chaith e na h urrad fhaoith-reach, a nis ciontach'am peacadh goirifneach, eadhon, 'am murt Slanui'-fuir an t faoghail. Uime fin ghuidh e air Athair, gu'n tugadh e mathanas-dhoibh, 'Athair, thoir dhoibh mathanas, oir cha'n aithneadh 'dhoibh ciod a tha iad a' deanamh.' Chuir e mor-thrioblaid air anam, a bhi 'g am faicinn a' ruidh an coinneamh * an cinn a dh' ionnfuidh fgriofa. Air an aobhar fin chuir e ath-chuinge dhurachdach fuas air fon flainte dhoibh, a' gabhail an leth fgeil 'Cha 'n 'eil fios aca ciod a tha iad a' deanamh.' Bha a chridhe air a luchdachadh le trom bhron, do bhri' gu'n robh e faicinn roimh-laimh, mor-aireamh na muintireach fin, an taobh a muigh de'n eaglais fhaicfi-nich, a dheanadh di-mios air fhulangas, a dh' aich fheunadh feumalachd agus diongmhaltachd a bhais chum an tearnadh, ach a dheanadh earbfa as an toill-tineas fein agus toilltineas chreatairean eile, chum flainte a chofnadh dhoibh. Bha a fpiorad air a chradh, do bhrigh gu'm fac e roimh-laimh, gu'n ceufadh moran de chloinn nan daoine e athbhuailt le peaca-chadh, gu h an toileil, 'na aghaidh. Bha a fpiorad air a lionadh le doilghios, do bhrigh gu'n robh e faicinn roimh-laimh, cia iomad neach, a dhiultadh e fein agus tairgfe a chairdis agus ath-reiti, a bha e 'nis a' cofnadh dhoibh co daor. Ge do bha a dhoilg-hios

* Comhair.

hios roimhe ſo co mor as gun do ghuil e gu goirt os-cionn baile Ieruſaleim, Luc xix. 21. gidheadh bha a dhoilghios ni bu mho 'ſan am ſo, do bhrigh gu'n robh e roimh fhaicinn, gu'n deanadh clann nan daoine tair air an aon iobairt-reite, agus gu'n cuireadh iad gu tulchuiſeach, an-dana, cul rithe.

Os-barr, dh' fhuiling e ſraoch-fhearg DHE 'na anam. Cha 'n 'eil ann ſgach fulangas, mu'n do labhair ſinn gus a ſo, ach neo-ni, ann an coi'meas ri treigſinn an Spioraid, agus an trom mhothachadh air feirg DHE, a dh' fhuiling ar n Iobairt reite. Ann fulangas anma bhruthadh e 'am fion amar * feirg Athar, agus b' e 'n luchd craidh ſo a bu chionfath do 'n ard eighich ſin, a leig e air a' chrann, 'Mo 'DHIA, mo DHIA c' air ſon a threig thu mi.' Dh' fhuiling CRIOSD air a chrann da ghne ſmala, ſmal † air a' ghrein, agus ſmal air dealradh gnuiſe DE. Nach bu ro ſhearbh do CHRIOSD gathanna nimheile ar peacaidh? Bha e ro bhronach, fann, agus crith-eagalach, agus dh' fhuiling e guin ifrinne. Bha gnuis DE air a falach air. Threigeadh air a' chrann e. Bhlais CRIOSD roimhe, 'ſa' gharradh, copan ſearbh feirge DHE air a mhioſgadh le 'r peacannuibh. Ach bha e 'ſan am ſo ag ol ſuas gu buileach na dithe nimheil, bhas-mhoir. Tha 'm faidh Iſa liii. 11. ag radh ris a' ghoimh, a dh' fhuiling ar ſlanui'-fhear, 'Saothair anma.' Tha Daibhi 'g radh rithe, 'Goimh ifrinne. Chuartuich dochar geur a' bhais 'mi, ars eſan, agus ghlac goimh ifrinne mi.' Chuart-uich bron agus eangach bais a chorp, agus ghlac goimh ifrinne anam. Agus b' iad ſin a dh' eighich uaithe mar dhuine, an dian-ghearan togarrach ſo, 'Mo DHIA, mo DHIA, ciod uime threig thu mi.'

An

* Ionad-bruthaidh an fhiona.

† Duibhre dorchadais, ſgaile duincalach.

An so bha e gearan air an ni sin, a bu mo doilghics leis na deich mile bas; Mo Dhia, mo Dhia, c'air sonatharruing thu uam do lathaireachd ghnathuichte, a bha mi mealtuinn o shiorruigheachd, agus c' air son adh' fhag thu m anam ann an goimh ifrinne? Threig gach co'-fhurtachd o'n chreatair agus o 'n Chruith-fhear e. Theich a chairdean, a dheisciobuill agus Apstoil air falbh; bhrath aon dhiubh e, dh' aicheadh aon eile e, agus chuir an t aon, a lean e gu Calbhairi, tuille campair air na thug e dha de cho'-fhurtachd. Chuir bron na bha d'a chairdean mu'n cuairt dha, trioblaid air. Ge do b' iomad neach e leigheis e, a theagaisg, a shaor agus a bheathuich e gu morbhuilt-each 'san fhasaich, cha tug aon neach oidhirp air comhnadh leis. Cha robh truacantas, cha robh iochd, riasan no ceartas r' am faotuinn 'nan giulan.

Threigeadh ar Slanui'-fhear le ainglibh mar an ceudna. Cha tug, aon de na spioraduibh beannuichte sin, a thainig a nuas o neamh, a thoirt aoruidh dha ann sa' phrasuich, oidhirp air co'-fhurtachd a thoirt dha air a' chrann. Ge do bha a ghaoth roimhe so umhal da, ge do dh' fhas an fhairge daingean fo a chasuibh, gidheadh bha na tairngean agus an droighin geur a' biorradh a chuirp agus a druthadh air anam. Bhiorr iad a thaobh leis an t sleidh, thilg iad croian air aodach, dh' fholuich a' ghrian a gnuis air, cha'n fhaigheadh e copan de uisge fuar a chasgadh iota loisgich, an aon fhocal, thug Athair na trocaire seachad aon mhac a ghraidh do dh' fheirg an luchd-millidh, do chumhachd an dorchaduis, chum gu'n taomadh iad amach an garg-bhoile air mar cho'-luath. An gath solais, a bha gus an am so a' dealradh air anam, chaidh a nis a tharraing air falbh, agus mac siorruidh Dhe a threigsinn le Athair gu tur. Chaidh goimh ifrinne, a thoill ar peacanna-

peacanna-ne gu ſiorruidh fhulang, a thaomadh air anam neo-chiontach Uain De.

Tha pian ifrinne air a roinn 'na da earrainn, eadhon goimh callduich, agus goimh geur-mhothachuidh. Chaill mac Dhe cairdeas, baidh, agus mothachadh air gradh an De bheo. Bha trom-mhothachadh aige air guin fheirge, 's air a dhimb. Uime ſin chi ſinn a reir an da earrainn ghoimhe ſo, 1. Gu'n d' fholuich Dia a ghnuis air Criosd 'nuair a bha e air a' chrann, agus gu'n do tharruing e uaithe a ghradh, a throcair agus a chairdeas gu tur, 2. Gu'n do thaom e 'mach fhearg air anam. Thaomadh 'na h aon mheall air Iosa, an fhearg ſin, a bha mar fhiachuibh air na daoinibh taghta fhulang gu ſiorruidh 'an ifrin. Ach rinn meud agus mor-luach toillteinis Chriosd a ſuas air ſon na bha dh' eaſbhuidh air ſiorruigheachd fhulangais. Bha fulangas anma Iosa, re uine-chriochnuich, co' ionann ri goimh ſhiorruidh neo-chriochnaich ifrinne, do bhri gu'n robh an neach a dh' fhuiling neo-chriochnach.

Thainig duibhre dorcha agus gruaim dhui'-nealach air aghaidh na h iarmailte, agus ſmal air a' ghrein, a mhair tri uairean, ann ſa' cheart am ſin 'ſan robh duibhre ſpioradail a' folach gnuiſe Dhe air. Bha 'n ſmal dui'-nealach ſo, a thainig air a' ghrein, miorbhuilteach, no oſcionn oibre naduir. Oir bha a' ghealach lan, agus uime ſin cha 'n fheudadh an ſmal ſo tighin air a' ghrein air mhodh nadurra. Agus ge do tha cuid de dhaonibh a' ſmuaineachadh, nach robh an dorchadas ſo ach ann an talamh Iudea amhain, tha ſinn a' faicinn gu ſoilleir o Luc xxiii. 44. gu'n robh e air aghaidh na talmhuinne. Chunnaic Dennis an t Areopaigiteach e aig baile Aitenſe, tha air innſeadh dhuinn, agus air dha aithneachadh, le

colas

enlas speuradaireachda, no riaghailt nan reull, gur ann air mhodh miorbhuilteach a rinneadh e, ghlaodh e 'mach gu h ard-ghuthach, ' An dara cuid, ars esan, ' tha crioch an t' saoghail 'am fogas, no tha DIA ' naduir, eadhon, Cruith-fhear an t saoghail a' ' fulang.' Agus tha air innseadh dhuinn, gu'n do thog muintir Aitense, air a shon so, altair do 'n DIA neo-aithnichte, agus gur ann air son na h altarach so a thug Pol achmhasan doibh an diaigh laimhe, Gniomh. xvii. 23. Leig an t Apstol fhaicinn dhoibh, gu'm b' e CRIOSD an DIA aithnichte so. Tha daoin' eile ag radh, gu'n robh an dorchadas so mar an ceudna 'san Roimh. Dh' fholuich a' ghrian nadurra, le sgreimh, uamharrachd agus ogluidheachd, a gnuis, 'nuair a bha grian na firinne a' basachadh air a' chrann, agus a' dol foidhe, chum eiri suas le buaidh a ris. Leis a, mhiorbhuilt so, dh' aithnicheadh agus dh' aidmhicheadh, morachd a dhiadhachda, le a naimhdibh. B' eigin do 'n bhreitheamh ea-corach, a thug a bhinn amach an aghaidh agartais a choguise, aidmheachadh gu'm b' e so mac DHE. 'B eigin do 'n Cheannard, a bh' air na saighd'-fhearuibh, bha 'ga chur gu bas, aidmheachadh gu'm b' fhirein an duine. Thug an gaduich, a cheusadh maille ris, dha urram mar DHIA na firinne. Na saighd'-fhearan fein, a bha 'ga mhilleadh agus a' mhor-chuideachd a thainig as na duchannuibh mu'n cuairt; phill iad dha-thigh a' bualadh an uchda. Thoill sinne a bhi air ar druideadh an dorchadas siorruidh air son ar peacaidh. Uime sin dh' fhuiling anam CHRIOSD dorchadas o'n leth a stigh, 'nuair a dh' fholuich DIA dealradh a ghnuise sholasuich air. Dh' fhuiling a chorp dorchadas o'n leth a muigh, 'nuair a dh' fholuich a' ghrian gathan dealracha a soluis o a shuilibh. Bha cuid-eigin de phlathannuibh cairdis DHE a'

eumail

cumail ſuas anma CRIOSD 'na uile amhgharuibh roimhe ſo. Ach a nis thairngeadh uaithe gu glan gach co'-fhurtachd, le Spiorad DE, 's cha d' fhoillſicheadh gath ſoluis d'a anam. Chuir ſe e fein a nis 'an aite pheacach, agus dhoirt DIA an t Athair peacanna an t ſluaigh air a cheann. Uime ſin ghlaodh nadur an duine le guth gearanach, 'Mo 'DHIA, mo DHIA,' &c. B' e ſo guth a' chreidimh agus na muinghinn laidir ann an DIA. B' e ſo guth na feola agus anma, 'nuair a bha e cruaidh-ghleac' ris na buaireannuibh a bu laidire a' gearan, gu'n do tharruing DIA, a bha gabhail mor-thlachda ann roimhe ſo, uaithe a chomhnadh agus a chairdeas, is gu'n do las a cherruich 'na aghaidh air ſon pheacanna chloinn nan daoine. Dh' fhuiling e gach cradh riamh roimhe ſo gun ghearan. Ach 'nuair a threig DIA e, ghlaodh e mach, a nochdadh d'a Athair ſiorruidh, 'am fianuis dhaoine, meud fhulangais.* Cha 'n 'eil an glaodh ſo a' ciallachadh gu'n robh CRIOSD ſo mhi-fhaighidinn, no nach robh e toilichte le a ſtaid, ach a leigeadh fhaicinn gu'n robh trom-luchd ar peacaidh a' toilltinn craidh do fhulang. Mar biodh an diadhachd a' cumail ſuas naduir an duine, dh' fhailnicheadh e fo 'n eallaich. Cha do threig CRIOSD obair Athar, ach threig Athair CRIOSD. Cha 'n 'eil ſinn ri ſmuaineachadh gu'n do threigeadh nadur na diadhachda ann an CRIOSD, no bith ar Slanui'-fhir; oir gu cinnteach bha DIA 'ga ghradhachadh 'ſan am ſin co math as riamh. Ach threig mothachadh air cairdeas, gradh agus trocair DHE, e. Threigeadh e re ſeal; chum nach treigeadh DIA ſinne, ach gu'n gabhadh e ſinn ſtigh do fholas ſiorruidh. Threigeadh e, 'na dheuchuinn chruaidh ſpairneil air a' chrann, chum nach treigteadh ſinne 'nar buaireannuibh. Pheacuich ar

n

n anmanna; dh' fhuiling anam CHRIOSD. Agus do bhri' gur e 'n t anam an carrann a 's luachmoire de'n-duine, bha fhulangas ni bu mho. Tha moran dhaoine 'gabhail iongantais de fhulangas cuirp CHRIOSD, nach 'eil a' toirt aire air bith do' fhulangas anma; chionn gu'n robh fulangas a chuirp soilleir do fhuilibh corporra, ach fulangas anma, do fhuilibh a' chreidimh amhain. Ach cha 'n 'eil ag' air bith, nach tug fulangas anma CHRIOSD barrachd air fulangas a chuirp ann a' meud, co fad as a tha 'n t anam a' toirt barrachd air a' chorp 'an oirdheirceas.

A thuille air a' chruaidh-chath a bh' aige ri cumhachduibh an dorchaduis, O cia do-thuigsinn, cia do-innse', cia neo-chriochnach an trom-luchd sin de fheirg DHE, a mhothuich e 'na anam! Cia do-ghiulan a bha 'n lot a rinneadh 'an cridhe ar Slanui'-fhir, 'nuair a threig gradh DHE agus dealradh solasach a ghnuise e, agus a bha beo-mhothachadh geur aige air corruich lasaruich agus dimb an Ti a 's airde, a bha 'na throm-luchd, ullamh gu tuiteam air ar ceann air son ar peacaidh. Is claoidh do thuigsin an tomhas neo-chriochnach feirge, a tha aon pheacadh a' toilltinn, a mhothachadh; ach ni's do-thuigsinn na so, tha a bhi mothachadh agus a' fulang na feirge sin, a tha aon pheacach a' toilltinn air son ciontai a bheatha air fad. Ach O cia mor am fulangas, a bhi mothachadh na feirge ana-barruich, neo-chriochnuich sin, a dhlighear do na daoinibh taghta gu suthuinn. Air an fhulangas so innseadh 's eigin do bhriathruibh teachd goirid, agus do smuaintibh a bhi air an glasadh suas ann iongantas domhain! Mor mar a bha 'm fulangas so, chaidh ar Slanui'-fhear gidheadh foidhe airson ar peacanna.

A ris, 'nuair a ghlaodh mac Dhe air a' chrann, Eli, Eli, thubhairt a naimhdean mi-runacha gu'n

do ghlaodh e air Elias, cha 'n ann chionn nach robh fios aca ciod a bu chiall do na briathruibh Eli, Eli; oir bha cinnt aca air so. Ach rinn iad ceol gaire agus cuis-fhugruidh do na focluibh Eli, agus Elias, chum focluid a dheanamh air an Ti sin, a bha 'na ichairt-reite air son am peacaidh. Bha fios aca gu'n do ghlaodh e air Dia, ge do bhrosnuich am mi-run mallnichte iad gu radh gu'n do ghlaodh e air Elias. Bha iad re a bheatha a glaodhuich ris, Samaritanach allmharra * agus deamhan, ann an lathair bhreitheachan na rioghachda agus na h eaglaise. Agus 'nuair a bha e caochladh, chuir iad as a leth gu'n d' rinn e urnuigh ri Elias, agus mar so gu'n robh e ciontach ann iodhal-aoruidh. Bha gach ni 'g amharc air le gruaim. Cha 'n 'eil ag' air bith nach bu chruaidh le a chridhe caomhail a bhi faicinn Iudais mhallnichte a' dol a' mughadh. Oir 'nuair a chunnaic Iudas gu'n do dhiteadh ar Slanui'-fhear, agus nach gabhadh na h Iudhaich air ais an t airgiod, air son an do reic e a mhaighisdir le foill; an aite teicheadh a dh' ionnsuidh trocaire an Ti air an d' rinn e 'm brath, thuit e 'n ea-dochus, agus chroch se e fein. Chunnaic mac Dhe, le mor-dhoilghios cridhe an deisciobuil so dol 'am mughadh, air an do thaom e mile sochair mhor. Agus ge do bha a' cheart chothrom aig a' ghaduich, a cheusadh maille ris, air maitheanas fhaotuinn 'na pheacadh, 's ge do dh' fheudadh e bhi air a nigheadh leis an fhuil a dhortadh air son a chinne-daonna, ge do chual' an truaghan bochd Criosd, le guth na trocaire, a' deanamh eadar ghuidhi air son pheacach; ge do chunnaic se e, le foighidinn do thuigsinn, le macantas do-labhairt, a' toirt dulain gach mallaidh, agus ana-cainnte, a thugadh dha; ge do chunnaic e

smal

* Cionnteach.

ſmal na greine, a' chrith thalmhuinn, aithreachas a cho'-fheiſidh, ge do chual' e 'n gealladh a thug ar Slanui'-fhear dha, gu'n rachadh e maille ris do Pharras, agus ge do chunnaic e ſuil luachmhor a Shlanui'-fhir a' ſruthadh ſios gu pailt o'n chrann; ge do bha e ſa' cheart am ſin fo ſgaile ſgeich craoibh na beatha, gidheadh bhaſuich e 'na pheacadh. Mar athair gradhach, mar charaid dileas, mar fhear-ſaoraidh trocaireach, 's mar aodhaire ſeirceil, cha b' urrainn ar Slanui'-fhear, gun doilghios, amharc air a' chaora thruaigh ſin a' dol 'am mughadh laimh ri tobar ioch-shlainteach na slainte.

Cha 'n 'eil teangamh air bith-nach do bhuin bron a mhathar ri cridhe tiom, baidheil, trocaireach ar Slanui'-fhir gu ro ghoirt. 'Nuair a chual' i gu'n robh Ioſa 'ann laimh, dh' imich i ann an camhanaich na maidne a' leantuinn ar Slanui'-fhir. Do bhri' coſlais chaidh i gu h uaigneach roimh ſhraidean bhaile Ieruſalem, le deuruibh goirte agus oſnuibh troma. Thachair mnathan crabhacha orra air an t ſlighe. Agus an diaigh dhoibh imeachd an co'-chaideachd a cheile, choinnich iad ar Slanui'-fhear, is na h Iudhaich 'ga thoirt a dh' ionnſuidh Philait: Ach bha 'n ſluagh co domhail, as nach feudadh iad fhaicinn. Cha chual' iad ach ard-ghlaodhuich agus ana cainnt na muintireach a 'bha m' a thimchioll, agus a bha a' bruchdadh amach ana-cainnte 'na aodann. Cha 'n 'eil ag air bith, a cheud ſealladh a chunnaic i dheth 'an lathair Philait, mar uan ann am meaſg mhadadh-alluidh, agus 'nuair a chunnaic i a ghnuis dearg le fuil, a choluinn lan leon, agus e air a chomhdachadh le truſcan fanaideach, duaichni, an coron air a cheann agus a' chuile 'na laimh, nach robh a cridhe air a ſhracadh le bron ana-barrach. Cha 'n 'eil ag' cuideachd nach do

 dhruidh

dhruidh an fealladh kronach so gu h ana-barrach air inntinn theo-chridhich, thiom-chridhich ar Slanui'-fhir. An uair a chual' i na fianuise breige, agus na mallachda a thug aid air, dian bhoile na muintireach sin, a bha 'glaodhuich Iosa a cheusadh agus am muttair a leigeadh as, 'nuair a chual' i guth an neacha a ghlaodh gu'n tugadh a bhinn amach, 'nuair a chunnaic i 'n crann air a thogail suas, a bha ar Slanui'-fhear r'a ghiulan gu e fein a cheusadh, 'nuair a thainig i, sa dheoidh, a dh' ionnsuidh sleibh Chalbhairi, maille ris na mnathuibh crabhacha eile a bha leantuinn ar Slanui'-fhir, 'nuair a chunnaic i 'n t ullmhachadh an-iochdmhor a rinneadh sa chomhnair a mhillidh air an t sliabh, 'nuair a chual' i fuaim * nan ord a' bualadh nan tairngean tre lamhan agus chasan uain Dhe, 'nuair a chunnaic i e air a thogail an aird air a' chrann; cha 'n 'eil teagamh nach bu dubhach, muladach an staid ann san robh i. Cha b' urrainn, so gu'n druthadh air Slanui'-fhear na trocaire gu ro throm.

Fa dheoidh, 'nuair nach mor nach do chaill ar Slanui-fhear fhuil, 'nuair a bha a chail air meatachadh † an diagh cradh co fada fhulang, agus a bha treoir a bheatha air failneachadh, agus feudaidh e bith, blas searbh an domblais agus an fhion-gheir a' tiormachadh a bheoil, 'Air dha a bhi fiosrach gu'n 'robh na h uile nithe an nis air an criochnachadh, 'chum gu'm biodh an Scriobtar air a choi'-lionadh, 'thubhairt e, 'Tha iota orm,' Eoin xix. 28, 29. Bha fios aig ar Slanui'-fhear nach robh neach a lathair a bheireadh deoch, a dh' uisge dha, 's nach tugadh iad dha ach fion-geur; ach chionn gu'n robh toil aige an t ainfhiach a dhioladh gu h iomlan, choi'-lion e gach ni a bha feumail chum na criche sin.

Uime

* Farum. † Meath.

Uime ſin thubhairt e, Tha ‘ iota orm.’ An ſin thugadh fion-gèur dha, chum gu'n claoidheadh iad e n' bu mho, 's gu'm biodh an Scrioptar air a choi'-lionadh, ‘ Na iota thug iad ſion-geur dha r'a ol,’ Salm lxix. 21. Ge do bha theanga leantuinn r'a ghialuibh, Salm xxii. 15. gidheadh dhiultadh gach co'-fhurtachd o'n chreatair agus o'n chruith-fhear d'ar 'n eadar-mheadhanair, 'nuair a bha e air bheul a bheatha a leagadh ſios air ſon a chreatairean. Ach 'nuair a ghlaodh ar Slanui'-fhear, ruidh aon agus lion e faſgan * le ſion-geur, agus chuir e air ſlait chuilce e, agus thug e do Chriosd e r'a ol, Mat. xxvii. 48.

Fa dheoidh, 'nuair a bha a chorp air tiormachadh, agus fhuil air bheul teireachdduinn, thug iad, aon uair eile, fion-geur dha r'a ol. Oir bha ſoitheach † de fhion geur laimh riu. ‘ Nuair a ghabh Iosa ‘ uime ſin am ſion-geur, thubhairt e, Tha e criochnuichte, chrom e cheann agus thug e ſuas an deo,’ Eoin xix. 30. Thug e 'nis buaidh amach, choiſinn e dhuinn ſonas, ceart mar gu'n abradh e, ‘ Thug ‘ mi lan-dioladh air ſon peacaidh an t ſaoghail, dh' ‘ ath-reitich mi 'n cinne-daonna ris an Athair, fhuair ‘ mi dhoibh gras na ſlainte agus naomhachd; mar ſo tha gach ni air a chriochnachadh.’

Mar ſo bhaſuich an t uan gun lochd, gu toileach, ſunntach, togarrach, air ſon ſliochda Adhaimh. 'Nuair a tha daoine baſachadh, tha 'n cail a lagachadh, tha 'n uirgheal, 'gan treigſinn, tha carraſan gu bithcanta 'na muinealuibh, agus tha iad a' tuiteam ann anfhainneachd a lion beagan agus beagan, gus am bheil an anail 'g am fagail gu tur. Ach 'nuair a bhaſuich Criosd, cha do laguich a neart, gus an tug e ſuas an deo. Oir ghlaodh e le guth ard. Mar

 ſo

* Spaing no cluaran. † Soire no eadhar.



so bhasuich uan Dé le a lan-thoil, mar iobairt-reite air son ar ciontai. Chrom e cheann sios. Thoisich na suilean, a bha 'n an co'-fhurtachd agus 'nan solas do 'n mhuintir a bha 'n amhghar, a nis ri fulang. Dh' fhas na bile, as an d' thainig briathra na beatha mhaireannuich, a nis fuar. Ach a chum gu'n leigeadh e fhaicinn, gur ann le thoil a bhasuich e, 's gu'n do leag e bheatha sios dheth fein, agus nach tug neach naithe i, air dha bhi air a neartachadh le chumhachd fein, thog e suas a cheann, dh' fhosgail e a shuilean agus dhil-bheachduich e air neamh, agus ghlaodh e le guth ard: 'Athair, a' d' lamhuibh tha mi tiom-'nodh suas mo spioraid.' An diaigh sin, chrom e sios a cheann, dh' fhosgail e a bheul agus thug e suas an deo.

Mar so bhasuich ughdar na beatha, fear-saoruidh a chinne-daonna, mac an Dé bheo, prionnsa na sithe, ar co'-fhurtair, ar caraid, ar n aodhaire, ar 'n ei-seimpleir, ar meinghinn agus ar dochus. Thuit an iobairt, tha ar reite air a deanamh suas. Theich an Sagart ana-creidmheach o'n altair. Thuit iodhala nan Dé breige sios gu lar. Chaidh Maois agus a lagh as an t sealladh air an dara laimh, thainig mac Dhe agus soisgeul na sithe 'san t sealladh air an laimh eile. Tha sith air a gairm air thalamh agus deadh-ghean do chloinn nan daoine.

An diaigh a bhais chaidh anam air ball do Phar-rais, (agus cha 'n ann a sios do dh' ifrinn, mar a tha cuid de dhaoinibh a' smuaineachadh) Luc xxiii. 47. agus mar so cha d' fhuiling anam ni's mo. Ach gidheadh thug a naimhdean oidhirp air dioghaltas a dheanamh air an diaigh a bhais.

1. Lot iad le sleidh e. An sin, chum nach fanadh na cuirp air a' chrann-cheusuidh air an t sabaid, do bhri' gu'm b' e la an ullmhachuidh a bh' ann (oir bu

la mor an la ſabaide ſin) dh' iarr na h Iudhaich air Pilat gu'n rachadh an luirgneadh a bhriſteadh, agus gu'n tugtadh air falbh iad. Ach 'nuair a thainig iad chum Iosa, 'nuair a chunnaic iad, gu'n robh e cheana marbh, cha do bhriſt iad a luirgne-ſan, ach lot fear de na ſaighd'-fhearuibh a thaobh le ſleidh, agus air ball thainig amach as a thaobh fuil agus uiſge. Bha am mi-run do Chriosd co mor as, ge do chunnaic iad marbh e cheana, gidheadh nach creideadh iad an ſuilean fein; ach a chur na cuiſe as an ag', lot iad a chridhe, as an d' thainig fuil, agus cochull a chridhe, as an d' thainig uiſge. 'S e ſo tobar nan ſacramaide, eadhon tobar ar n uile ſholais. An ſo tha fuil g'ar firinneachadh, agus uiſge g'ar naomhachadh. An ſo tha fuil, aon de na nithibh a th' air an ciallachadh ann an ſuipeir an Tighearna, agus uiſge, duil a' bhaiſti.

2. Dh' adhlaiceadh ar Slanui'-fhear beannuichte ann an uaigh. Dh' imich e trid glinn dorcha ſgaile a bhas. Mhinich e 'n rathad romhainne, Eoin xix. 38. Mat. xxvii. 57. 'Dh' iarr Ioſeph o Arimatea 'corp Iosa air Pilat.' An diaigh do Nicodemus agus do Ioſeph a chorp ungadh, breid a cheangal m'a ghialan, a chreuchdan a phaſgadh le anart min *, agus a chorp a charadh ann am bra'-lin † ghil, leig iad ſios 'ſan talamh e, aon dhiubh a' giulan a chinn, agus aon a' giùlan a chaſan, agus an ſin dh' iomain iad clach a dh' ionnſuidh na h uaighe, chum nach ciurradh neach air bith corp Chriosd.

Ann ſan am ſo an robh iad a' laimhſeachadh cuirp Chriosd, do bhri' coſlais reubadh athbhuailt ‡ e, agus rinneadh eubain de na lamhaibh agus de na caſuibh ſin, a bha ghnath a' deanamh matha, 'nuair a thairngeadh na tairngean agus

* Grinn, † Plai-lin, ‡ As ur.

agus a ſpionadh a nuas an coron droighine bharr a chinn.

3. Bha na h Iudhaich, na h ard-ſhagairt, agus na Phairiſich, air an cruadhachadh co ana-mhor, as ge do bha cinnt aca gu'm b' e am Meſſiah, is ge do dh' aidmhich iad ſo le agartas agus u mhann coguiſe re uine bhig roimh' ſo, gidheadh, gu'n dubhairt iad meallltair ri Righ na ſithe fathaſt. Cha 'n fhuraſta ſtad a chur air a, pheacadh 'nuair a theid daoine fada air an aghaidh ann. ' Is cuimhne leinne, ars iadſan, 'nuair a bha am mealltair ud fos beo, gu'n dubhairt e, An diaigh thri laithean, eirghidh miſe a ris, Mat. xxvii. 63. Agus dh' iarr iad air Pilat agus fhuair iad uaithe freiceadan, a chur faire agus cui-choimhid air an uaigh, chum gu'm bacadh iad a dheiſciobuil o CHRIOSD a ghoid air falbh, agus chum nach creideadh an ſluagh gu'n d' eirich e le chumhachd fein. Ach thog am freiceadan ſhaighd'-fheara ſo fianuis dhoibh-ſan a dh' fhaſdaidh iad, gu'n d' eirich CRIOSD o na marbhuibh. Ach chum gu'm biodh meas cealgaire aig na h uile neach air CRIOSD, thuaraſdaluich iad na ſaighd'-fheara le airgiod, chum a radh gu'n do ghoid a dheiſciobuill e as an uaigh, ge do bha dearbha laidir aca air atharrach. Thug iad oidhirp air ainm a mhurtadh re a bheatha, agus an diaigh a bhais mar an ceudna.

4. Dh' fhan e ſan uaigh gus an treas la. Cheuſadh e air di-haoineadh, agus dh' adhlaiceadh e air an la ſin fein roimh luidhe greine. Dh' fhuirich e ſan uaigh gu camhanuich maidne dhi-domhnuich, d' an goirear la an Tighearna, chionn gu'n d' eirich an Tighearna air an la ſin. Cha robh e ach re earrainn de thri laithibh 'ſan uaigh. Dh' fhan e 'ſan uaigh gus an treas la, chum gu'm biodh fios aig gach neach

gu'n

gu'n robh e marbh; ach cha d' fhuirich e ni b' fhaide innte chum nach faiceadh e truailleachd.

Bu fhonruichte an ni, ge do bha mor-phathadh air Criosd, ge d' is iomad cradh a dh' fhuiling e, nach cualas riamh gearan as a bheul, is nach robh togradh aige a phathadh fein a chasg', gus an robh e cinnteach gu'n robh na h uile nithe, a bha feumail chum ar slainte, air an coi'-lionadh, agus ceartas De lan-dioltadh air son ar peacaidh. Tha so gu soilleir a' dearbhadh a theas-ghraidh d' ar n anmannaibh, gur ann chum slainte a chosnadh dhuinne a dh' fhuiling e urrad phathaidh, agus nach do ghabh e suim d'a uireasbhadh fein gus an do fholair e air ar son-ne. Cia deonach bu choir dhuinne a bhi a thoirt umhlachd a do thoil ar Slanui'-fhir os-cionn ar suaimhnis agus feimheineachda fein? Cia mor an ciocras, an t iota spioradail, leis am bu choir dhuinn teachd gu bord an Tighearna, a chumail cuimhn' air fulangas ar Slanui'-fhir? 'Nuair a chi sinn copan na sacramaide, 's coir dha so 'n copan searbh, a dh' ol mac Dhe, a chur 'nar cuimhne, cha 'n e mhain copan an domblais agus an fhion gheir, ach mar an ceudna copan na corruiche agus na feirge, an dioghaltais agus na dimb, na treigsinne spioradail, a' chainidh agus a' mhallachuidh, a dh' ol Triath na beatha suas gu h iomlan air son peacaidh a' chinne-daonna.

Fhuair Criosd bas chum gu'm biodh sinne beo. Dh' fhuiling ar Triath bas aimsireil, a chosnadh beatha shiorruidh dhuinne. Pheacuich sinne gu toileil, air an aobhar sin bhasuich Criosd gu toileach. Chul-sleimhnich sinne le'r deoin, o Dhia; air an aobhar sin thug Criosd, le uile thoil, lan-dioladh air son ar peacaidh. Bhuanuich 's e 'nafhulangas gus an robh ceartas lan-toilichte, an d' thugadh iobart air son peacaidh, 's an robh ar saorsadh

crioch-

criochnuichte. Agus ann ſin, 'nuair a rinn agus a dh' fhuiling e na h uile nithe a bha feumail chum ar ſaorſaidh, thubhairt e. Tha e criochnuichte. Agus an diaigh ſin, thug e ſu s an deo. Cha 'n fhagadh e idir an ſaoghal, cha mho a ſheachnadh e fhulangas, cia craiteach agus buan air bith a bha e, gus an do choi-lion e gu buileach ar ſaorſadh. O faic an ſo nimh ar peacanna, nimh mharbhtach ar n aingeachda, a tharruing CRIOSD ar n urras a dh' ionnſuidh a leithide ſo de fhulangas, agus a thoirt ſuas anma mar iobairt-reite air ſon ar cionta ſi. O gradh iongantach JOSA, a ghradhuich ſinne mar ſo gu bas, a thug a bheatha air ſon ar beatha, agus a dh' fhuiling anam a bhi air a ſgaradh o a chorp, chum nach ſgairteadh ar n anmanna-ne o DHIA gu ſiorruidh.

Air dhuinn a nis cail-eigin a labhairt mu fhulangas CRIOSD an am a bhais, gabhamaid 'ſan aite a 's faigſe ath-ſhealladh dhiubh.

O m' anam, dearc gu foiſtinneach air Uan DE a' baſachadh air a' chrann, is gabh beachd-ſhealladh air gach earrain d'a fhulangas.

Faic fion geur agus domblas air a thoirt dha r'a ol! Feuch cruith-fhear nan uile nithe air a thoirt a dh' ionnſuidh ſtaide co iosail, as nach builichear copan a dh' uiſge fuar air! Gabh ſealladh air ar peacannuibh a' mioſgadh a chopain ſheirbh ſo; agus copain a bu ſheirbhe gu mor na ſo, de dhiomb 's de chorruich DHE a dh' ol ar Slanui'-fhear! Feuch eſan, a tha toirt do na creidmheachuibh aimhnichean aoibhnis r'an ol, Salm xxxvi. 8. ag ol deocha ſheirbh, cha 'n e 'mhain de fhion-geur agus de dhomblas, ach de fheirg an DE ſhiorruidh, a thoill ſinne! Nach 'eil e ceangailte oirne mata teachd gu minic, umhal, taingeil, agus crabhuidh, gu bord an Tighearna,

earna, a dh' ol copain facramaide na flaitate, a choisinn ar Slanui'-fhear dhuinn.

2. Thoir fainear cradh ana-barrach a cheusuidh, cionnas a bha casan agus lamhan CHRIOSD air an tarruing o cheile, air am siaradh agus an snìomha' as an lathailt! Feuch a nis air a tairngeachadh ris a' chrann, lamh dheas an ti sin, a tha tomhas uisgeachan na mara an ann dearnaidh * a laimh, Isa. xl. 12. agus, a tha cumail suas nan reul na laimh dheis, Taisb. i. 16. agus a dhealbh an cruinne-ce! Faic a lamhan fosgailte agus a ghairdeinean sgaoilte, a ghabhail d'a ionnsuidh gach uile aithreachan treibhdhireach 's g'an glacadh 'na uchd! Faic na casan sin, a shubhail iomad ceum sgith, airsnealach tuirseach, air muir agus tir, a dh' fhuasgladh † air an ca slainteach, agus a shearmanachadh an t soisgeil, a nis air am fagail gun chomas glideachduidh ‡ le tairngibh iarruinn. Faic na casan sin, a tha mar charrgha marmuir air a shuidheachadh air ulaguibh oir fhinncalta, agus na casan, a tha mar umha ghlinn, a nis mar gu'n loisgteadh iad ann amhainn theine, Taisb. i. 15. air am fliuchadh uile le fhuil fein, 's iad gu leir comhduichte le stuchduibh d'a fhuil, a shruth a nuas o cholainn ghradhuich agus a steail amach leis na tairngibh. Ma sparradh ris a' chrann, air ar sonne le tairngibh, lamhan agus casan ar Slanui-fhir, nach 'eil fiachuichte air ar lamhuibh agus casuibh ne a bhi ruidh, gu luath, ann an ceumnuibh ar dleasnuis?

Gabh beachd-shealladh air na saighd'-fhearan 'ga rusgadh agus a' roinn a thrusgain, agus a chorp ann crochadh lomnochdach air a chrann ann an sealladh ainglean, dhaoine agus dheamhan! Nochdadh tobar agus

* Bhois. † Dh'fhuasgladh. ‡ Carachaidh.

agus eiseimpleir na maltachda * ruisgte ann an sealladh an t saoghail; cha 'n ann san oidhche, ach ann an geal an latha sholuis; cha 'n ann 'an camhanuich na maidne, no ann an eadar-sholus an ana-moich, ach mu mheadhan latha, agus 'nuair a dhealruich a' ghrian 'an airde a mheadhain la; cha 'n ann 'an oisinn iomalluich, far nach robh ach beagan ri amharc air, ach 'san ionad-mhillidh a b' fhollnisiche, far ann robh cuirm fhollnisfeach na caisge, 'nuair a bha 'n duthaich agus an cinneach uile cruinn! Geurbheachduich air Iosa a' fulanga 'bhais, ar Sianui'fhear a' sileadh fola, lomnochd, leonta, sgiurta, reubta, 'an crochadh air a' chrann, dearg, air aornagadh 'na fhuil luachmhoir fein! a chroicionn uile air a reubadh, a cheann air a cubaineachadh leis an droighin, uchd agus a dhruim le buillibh, a lamhan agus a chasan le tairngibh sgaiteacha! O meud a' ghraidh a thug Criosd d'ar n anmannuibh, a dh' fhuiling agus a chuir ann neo-shuim an naire, Eabh. xii. 2. agus a dh' fhuiling an crann-ceusaidh air ar son-ne! Cia toileach agus crabhach bu choir duinn teachd gu bord an Tighearna, a chumail cuimhn' air gradh an Ti sin, a dh' fhuiling bas co craiteach air ar son?

Faic Righ na sithe air a cheusadh eadar da ghaduiche, mar gu'm b' e fein am priomh-ghaduich! Faic esan, a tha beo fad saoghail nan saoghal, is a tha' na shuidhe air a chathair rioghail, Taisb. iv. 6. a nis ann crochadh air a' chrann-cheusaidh. Faic esan, d' am bheil deich mile uair deich mille de mhiltibh a' frithealadh 'nan seasamh a ghnath ann an lathair a charach, Dan. vii. 10. a nis air a chuartachadh le meirleachuibh, luchd-millidh, agus deamnuibh

* Stuamachda.

uibh 's iad gu tulchuiſeach 'ga bhuaireadh! Cha 'n fheudadh luchd coimhideachd, a bu ſhuarruiche, a bhi aig mac DHE. Mheaſadh am priomh-fhear a miosg dheich mile Lao. v. 10. a nis mar phriomh-fhear dhaoine droch-mhuinte, mar ard-uachdaran mheirleach agus luchd-ſpuinnidh. Air an doigh ſo mhuch iad a dheadh-alladh 'nuair a bha iad 'ga ſgrios fein.

Thoir fainear, cionnas a rinn iad fanaid air TRIATH na beathai. Rinneadh fochuid le daoinibh air an Ti, d' m bheil ainglean a' toirt aoraidh. Rinneadh fanaid air le daoinibh, cha 'n ann le ſluagh beag, ach leis gach neach, le ſagartuibh, ſaighd'-fhearuibh is le luchd-ſiubhuil, ge do tha uamhann air na deamhanuibh roimhe, 's iad air bhall-chrith 'na lathair. Bha gach uile ghne dhaoine a nis a' co'-fhreagradh ann am fochuid a dheanamh air CRIOSD 's air a threuchduibh uile, 'nuair a bha e a' fulang a' bhais. Biodh miſneach againne tighin gu minic gu bord an Tighearna, a chumail cuimhne gu foill-uiſeach air a bhas, ge do ni 'n t aingidh fanaid oirn. Oir mar deachaidh am maighiſdir as, cha 'n fheud an deiſciobal dol as cuideachd, o ſgallais an aingidh Rinneadh magadh air CRIOSD air ar ſon-ne, biodh-maide toilichte, magadh fhulang air a ſhonſan.

Dearc, gu foiſtinneach, air fulangas anma CRIOSD. An ti ſin, a bha o ſhiorruigheachd ann an uchd an Athar, a ſheircin, Sean. viii. 30. agus a mhor-thlachd gach am, a bha a' deanamh gairdeachuis a ghnath 'na fhianuis, agus a bha co'-ionann ris fein ann gloir, lionadh e 'nis le mor-uamhann an uile-chumhachduich, ſhath e a ſhaighdean 'na uchd agus bhruth a lamh e gu goirt, Salm lxxxiii. 2. Feuch anam lan do amhghar agus a bheatha a' tarruing dluth do 'n uaigh, Salm lxxxviii. 3. Faic, cionnas a leagadh

fearg DHE gu trom air ceann mic a ghraidh, is a chradh fe e le a fhumainnibh borba. Gabh geurfhealladh, mar a dh' fholuich Athair a ghnuis dheal rach air a fheircin naomh, mar a lionadh e leamhghar agus cia ullamh a bha e gu bafachadh; mar a dh' fhuiling e uamhann ogluidh; mar a bha lafruichean loifgeacha garg-fheirge DHE a' dol thairis, mar a ghearr dochar uamhannach, geur a bhais, a bheatha as Salm lxxxviii. 14. 15. 16. Bha anam air a gheurchlaoidh mar an ceudna, Salm lxiii. Bha e nis a' feafamh ann an aite pheacach; agus uime fin b' eigin da, a phian, a dhlidhear do pheacachuibh gu fiorruidh, fhulang 'fan am fin. Bu leoir, a thrommhothachadh air na dh' fhuiling a chorp, a chur anma roimhe cheile. Ach mo thruaighe! Cha bu leoir fo. Thug neamh, talamh agus ifrinn, ionnfuidh air co'-luath; an cinne-daonna le mafladh, claoidh 's tuaileas bearradaireach, gabhannach; deamhain le 'm buaireannuibh, ga fhior-fharachadh; agus DIA fein a' folach' a ghnuife air, agus a' dortadh an tomhais a bu mho d'a dhi-fheirg air. O faic agus breithnich, cia do labhairt fulangas CHRIOSD traon 'na anam is 'na cherp, ann am balluibh a chuirp agus 'an ceud-fathuibh anma'air fad. Dh' fheudadh e radh le barantas gun amharas, mar a thubhairt am Faidh roimhe laimh uime, "An ni fuarrach e dhuibhfe uile, a tha dol feachad, feuchuibh am bheil bron air bith cofmhuil ri m'bhronfe, a rinneadh ormfa, leis an do chlaoidh an Tighearna mi ann an la a ghairg-chorruiche," Tuir. lv. 12. Agus ann ait' eile, "Threoruich DIA mi is thug e mi a dh' ionnfuidh dorchaduis, is cha'n ann a dh' ionnfuidh foluis; gu cinnteach thiunntaidh e a' m' aghaidhfe agus phill e a lamh a' m' aghaidh fad an la," Tuir. iii. 2.

Thoir,

Thoir, gu durachdach, fainear buaidhean agus nadur feirg DHE, a dh' fhuiling CRIOSD air fon ar peacaidh. Is fearg uamhafach, fgriofach, i, Ecfod xvi. 7. "Fearg theinnteach, a tha a' lofgadh fios do ifrinn," cho neartmhor as nach comafach dhuinn cathachadh 'na h aghaidh, cho chumhachdach as nach urrainn neach eolas fhaotuinn oire, fearg nach feudar feafamh'na h aghaidh, neo chriochnach, do-ghiulan, Deut. xxxiii. 22. Nahum. i. 6. Salm. xc. 11, &c.

Thoir fainear cia uamhafach ainmeanan feirge DHE, eadhon lafan garg, Salm. ii. 5. diomb, corruich, garg-fhearg, gairge, eud, lafan corruiche, Nah. i. 6. Salm vi. 5, &c.

O cia mor an teas-ghradh, a bh' aig CRIOSD air ar n anmannuibh! Cia ana-barrach trom agus dothuigfinn, fulangas ar Slanui'-fhir bheannuichte, a ghiulain an fhearg uamhafach, fgriofach, theinnteach, loifgeach, 'an aghaidh nach b' urrainnear cur, an fhearg chumhachdach, dho-fheachanta, neochriochnach, dho-ghiulan, an lafan garg, an diomb, a' chorruich, a' bhorb-fhearg, an dian-ghairge, a' chorruich loifgeach, a thoill finne fhulang o cheartas fior-ghlan DE air fon ar peacaidh.

Faic CRIOSD air a chuibhreachadh *, fios an du'-dhorchadas o'n leth a muigh agus a ftigh co'-luath; o'n leth amach a' ghrian nadurra a' diultadh dha a foluis; o'n leth a ftigh grian na firinne a' foloch a gnuife air, le dui'-neul dorchadais co mor as gu'n d' eignich fo e a ghearan, gu'n do threigeadh e.

Thoir fainear, co a dh' fhuiling na nithe fin. Cha bu duine 'mhain e, no aingeal ach mac DHE, co'-ionann ri DIA, an dara pearfa de 'n trionaid ghlormhoir.



* Chuartachadh.

Thoir faincar cuideachd, c'air fon a dh' fhuiling e na nithe uamhafacha fin; air fon dhaoine peacacha, a nochd gu folluifeach gu'n robh iad'nan eas-cairdean mi-runacha dha. " An robh gradh cofmhuil ris a fo gu'n leagadh duine bheatha fios air fon a naimhdean.

Thoir fainear meud agus eag-famhlachd fhulanguis o a chreadhuil gu uaigh, gu fonruichte 'fan oidhche fin 'an do bhrathadh e, 'fan oidhche an-aoibhnich, mhuladaich, bhronaich, eadhon 'fan oidhche mu dheireadh d'a bheatha. 'S oidhche fo, a tha r'a gleidheadh agus r'a cumail air chuimhne le uile dheifciobluibh airi agus dileafa CHRIOSD. " Is oidhche fo r'a coimhead le uile chloinn Ifraeil 'nan ginealachuibh," Ecfod. xii. 42. Tha fulangais CHRIOSD co do mheas, as 'nuair a gheur-bheachdaicheas finn orra gu mion, a labhras agus a fgriobhas finn urrad as is urrainn finn umpa, gur eigin dhuinn a radh, mar a thubhairt Apollos mu Dhealbh * Dhianai, cha d' rinn mi 'n obair, ach thug mi oidhirp air a deanamh.

Thoir fainear cia fada 'n uine, a bha e a fulang, 'n comhnuidh gus an do chriochnuicheadh obair ar faorfaidh, agus feuch am bheil no nach 'eil na fmuaintinean cudthromacha fo air bas agus fulangas do Slanui'-fhir, a' fagail a pheacaidh graineil agus fuathach, agus CRIOSD taitneach, gradhach agus ro-ionmhuinneach do d' anam.

7. Fa dheoidh, dearc, agus gabh beachd-fhealladh air mac fiorruidh DHE a' toirt fuas an deo. Beachduich air a' cheann fin, a tha mar an t or a's finncalta, Lao. v. 11. a' cromadh fios a dh' fhailteachadh agus a choinneachadh a' bhais leth na flighe air fon a chinne-daonna; an ceann fin, air a' bheil iomad coron gloire, Taifh. xix. 12. air a bhiorradh uile leis

* Iomhaigh.

leis a' choron droigdne, a chum iad air a cheann a ghnath, gus na thuit e fios leis a' bhas.

Faic na " suilean fin, a tha mar lasruichibh-teini," Taisb. xix. 52. " Agus mar fhuilibh cholman laimh ris na sruthuibh uisge, air an nigheadh le bainne 's air an suidheachadh gu maiseach *," Lao v. 12. a nis a' call an seallaidh, air an druideadh leis a' bhas, agus an solus air a chuir as! Faic na gruaidhean maiseacha fin, a tha mar leabaidh spiosraidh, mar bhlathuibh currui a nis air at †, dubh-ghorm agus lan de mhealluibh leis na buillibh, a thugadh dha ann an tigh an aird-fhagairt. Agus a nis 'nuair a bha 'n t Uan gun lochd marbh, bha na gruaidhean sgiamhacha fin fein uain-neulach, agus air an luaithreadh uile thairis leis an fhuil fin, a bha a' ruidh sios o leonuibh a chinn! Faic a bhile a tha mar lili, a tha a' sileadh mir deadh-bholtraich, Lao. v. 13. a nis air fas glas-neulach! " An teanga fin, a labhair mar nach do labhair duine riamh, Eoin vii. 46. agus am beul fin, a labhair le teungaidh an fholuim, a nis air fhagail fuar, rag agus gun chomas gluasuid, air a ghlasadh suas agus air a dhruideadh le bas! Faic an corp fin, a tha mar ibhri loinnreach ‡ foluichte le Saphiribh, Lao. v. 14. air a thaisbeineadh lomnochd, lan de lotuibh fuilteacha agus de mheallaibh atmhora, a rinneadh leis an sgiursadh throm, a dh' fhuiling e! Faic na lamhan fin, a tha mar fhainneachuibh § oir air an cur le Beril, Lao. v. 14. a nis gun mhothachadh, gun bheatha, gun fhuil, gun mhaise, gun ghluasad, air an clathacha, o thaobh gu taobh, leis, na tairngibh mora! Faic na casan fin, leis am bu ghnath tighin a dh' fhuasgladh air a

 shluagh,

* Cumachdail, eircachdail, cuimseach. † Pocadh.
‡ Liobhta. § Mailleachuibh, faileabhaguibh.

ſhluagh, a' leumnich air na ſleibhtibh a' ruidh * air na tuluichibh Lao ii. 8. a nis air an ſparradh ris a' chrann, marbh, gun chumhachd, gun chomas gluaſaid ceuma! Faic a ghnuis ſin, a tha mar Leabanon, oird-heirc mar na Ceadairibh, Lao v. 15. nis a' tuiteam ſios gu lar, air a h eibeineachadh uile le fuil, ſeilibh, leonuibh agus buillibh neartmhora! O faic agus thoir, gu durachdach, fainear ard-uachdaran na beatha air a ghlacadh le bas, anam air a ſgaradh o a chorp, a chomb mar mhir marbh creadhadh gun anam, gun ghlideachadh! Gabh geur-bheachd airſan, a dh' fhuiling na nithe uamhaſacha ſo uile air ſon do ſhlainte. Nuair a bheachd-ſmuainticheas ſinn, le ſuil a' chreidimh, air Criosd, o cia ionmhuinneach agus taitneach a bhitheas e d'ar n anmannuibh! 'N uair a thig thu a dh' ionnſuidh comanachuidh, agus a chi thu 'n t-aran air a bhriſteadh agus am fion air a dhortadh amach ann ſna copanuibh, cuimhnich cionnas a dhoirteadh fhuil, agus a reubadh a chorp air do ſhon, agus air ſon mathanais peacaidh mhoran; agus cionnas a tha fhulangas air a cho'-chur ris na creidmheachuibh, agus air a nochdadh 's air a naſgadh dhoibh.

Feuch cionnas a dh' fhuiling ar Slanui'-fhear 'na bhreth 'na bheatha, roimhe bhas, re am a'bhais agus 'na dhiaigh. An diaigh d'a anam dol a dh' ionnſuidh Pharrais, rinn iad tair air a chorp marbh. Bhiorr iad a chridhe, 'nuair a bha e marbh, leis an t ſleidh. Bha 'n ganlas 'gam broſnachadh gus na h uile tharcuis a dheanamh air Criosd, agus gidheadh chaiſgeadh an ganlas, oir cha robh iad comaſach air cnaimh de Chriosd a bhriſteadh.

O chreidmhich, bi lan-chinnteach gu'n robh mor-chion aig Criosd air t anam. Faic cionnas a dhoirt e mach

* Surdagachadh.

e mach fuil a chridhe, chum gu'm faiceadh tu caomhalachd agus teas-ghradh a chridhe do t'anam. "Ann fo dh' fhofgladh an tobar do thigh Dhaibhi 's do luchd aiteachui * Jerufaleim air fon peacaidh agus neoghloine," Sech. xiii. 1. "Ciod tuille a b urrainn Criosd a dheanamh d'a fhion-lios?" Dhoirt e fhuil uile air an fon. Cuid d'a fhuil dhoirt e, 'nuair a thimchioll-ghearradh e, cuid 'fa' gharradh leis an fhallas fhola, cuid leis a' choron droighne, cuid leis na tairngibh a bhiorr a lamhan agus a chafan, agus a chuid eile leis an t fleidh. Cha d' fhagadh braon fola 'na choluinn, agus 'nuair a chaitheadh fhuil uile, thairngeadh amach leis an t fleidh an t uifge, a bha timchioll air a chridhe.

O cia diongmhalta an lan-luach faoraidh a dh' iocadh air fon ar peacaidh! Ann fo tha fuil ni 's leoir, feadh fuil mhic Dhe uile, air a dortadh air fon mathanuis peacaidh, agus chum ceartas De, d' an d' thugadh oil-bheum, a lan-toileachadh! Na biodh eagal ort, a chreidmhich anamharafuich, chaidh luach na leoir a thubhairt air do fhon. O cia mi-thaingeil finn, ma dh' obas finn bafachadh air fon an ti fin, a bhafuich agus a dhoirt, air an doigh fo, am braon mu dheireadh d'a fhuil luachmhoir air ar fon?

Faic Jofeph a' togail cuirp mhairbh, lomnochd, leonta, bheubainichte, reubta, brifte do Slanui'-fhir air a ghuaillibh 's air a ghairdeinibh, 'ga ghiulan chum a gharruidh fein agus 'ga chur 'na uaigh fein, a chlathuicheadh amach a carraig, far nach d' amhlaiceadh neach riamh roimhe. Bha Criosd co ainnifeach fad a bheatha, as nach robh afal no tigh aige fein, agus co ainnifeach 'na bhas as nach robh uaigh aige dha fein; ach b' eigin amhlacadh ann an uaigh

* Ghnaifciribh.

uaigh duin' eile. "Ge do bha tuill aig na fiunnuich nid aig eun-laith an adhair agus brocluinn aig na leoghainn, cha robh aig an ti, a rinn uile iad-fan agus an cruinne-ce, ionad fad a bheathai, no bhais, an cuireadh e cheann. Ach dh' amhlaiceadh mac Dhe, chum gu'm biodh dearbh-chinnt againn, gu'n robh e marbh, agus chum gu'n tugadh e buaidh air a bhas 'na dhaimhneach laidir, chum ar peac-anna amhlac dh ann di-chuimhn bhi-bhuain, chum an uaigh a naomhachadh agus a deanamh taitneach* dhuinne. Dh' amhlaiceadh e ann an garradh, chum mar a pheacuich an ceud Adhamh, gu'n amhlaiceadh an dara Adhamh 'am peacadh ann an garradh, agus gu'n leir-fgriofadh fe e gu tur.

Faic a nis an leoghann de threibh† Judai 'na luidhe 'am bruid na h uaighe, marbh, comhduichte le cloich 'am bolg na talmhuinne. Dhruideadh Criosd 'fan uaigh re feala, do bhri gu'n do thoill finne a bhi air ar druideadh gu fiorruidh ann an gain-tir an t fluic gun iocar. 'S e 'm bas tuarafdal a' pheacaidh iodhon bas aimfireil, fpioradail agus fiorruidh, Rom. vi. 23 Dh' fhuiling Criosd air a' chrann goimh co'-ionann ri goimh ifrinne, agus bas fiorruidh ; agus a nis tha e a' fulan bais nadurra air fon ar peacaidh-ne, chum ar faoradh o fheirg agus mhallachadh fior-ruidh.

Faic cia iofal an ftaid gus an d'thug ar peacadh-ne ar Triath ghlormhor. Cha 'n e ,mhain gu'm b' eigin dha a bhi air a leagadh fios fan uaigh, ach b' eigin dha fuireach an fin 'am bruid car feala. A nis bha mac Dhe aig a' cheum mu dheireadh d'a iorafla cha; a nis thugadh comhara an Fhaidh Jonais do na h Judhachuibh. O cia mor an t iongantas a ghabh na h aingle 'nuair a chunnaic iad Criosd marbh agus



* blafda. † dhreag.

a' fuireach co fada 'am bruid 'san uaigh! Cia ana-barrach an t uamhann agus an t iongantas, a ghabh na deisciobuill, agus cia mor an crathadh a fhuair an creideamh, 'nuair a bha iad a beachd-smuain-eachadh, gu'n robh Criosd 'na luidhe gu h iosal 'san duslach!

An do shrac brat-roinn an teampuill, a bha cur eadar-dhealachuidh eadar Judhaich agus Geintilich, agus a bha nochdadh, nach robh ann an lagh Mhaois ach samhladh air Criosd? An do thuit an iobairt, am bheil sinn air ar 'n ath-reiteachadh ris an Athair? " Gloir do Dhia ann sna h ionaduibh a's airde gu bheil sith air a gairm air thalamh agus deadh ghean do chloinn nan daoine." Tha lagh an eagail air dol as an t sealladh air an dara laimh, agus lagh a ghraidh air tighin 'san t sealladh air an laimh eile. Cha 'n'eil sinn ni 's faide 'nar traillibh, ach nar cloinn shaoir.

Ceart co luath as a thug Criosd suas an deo, agus a thiomain e a spiorad ann an lamhuibh Athar, dhealruich a' ghrian le solus, agus shoilsich aghaidh nan speur, agus thuit iomad ni iongantach eile amach, a bha nochdadh, gu soilleir, g'un robh an ti, a dh' fhuiling, ni 's mo na duine. An sin 'nuair a chunnaic iad a' chrith-thalmhuinn, 'nuair a chual' iad ard-ghlaodh ar Slanui'-fhir, 'nuair a chunnaic iad dorchadas na greine, phill a mhuintir, a bha roimhe sin 'ga chaineadh le mallachadh, is a dhearg an lamh 'na fhuil, dha-thigh le coguisibh ciontacha a' bualadh an uchda. 'An sin bha iad mothachail air an cionta. Chuimhnich iad 'an sin a theagasg. Dh' aidmhich iad, gu'n robh e neo-chiontach. Thoisich toilltineas fhola ri 'n criodhachan a mhaothachadh.

O sibhse uile a tha 'nar luchd-leantuinn Slanui'-fhir an t saoghail, gleidhibh, gu bunaiteach, seas-mheach,

mheach, urram ar Maighifdir. Nochduibh d' ar luchd dian-ruaguidh, gu bheil fibh a' tabhairt buaidhe air ar naimhdibh, le giulan a' chroinn-cheufuidh.

O Dhe na trocaire agus aodhaire mhaith an anma, A nis thainig an uair, ann fam bheil thu a reir t fhocail fein, ri d' bheatha a leagadh fios air fon do chaorach. Am bheil e feumail gu'm faigh thu bas. O charuid m' anma, fhuair mi dearbhadh tric agus laidir air do ghradh.

Ach cionnas a dh' fheudas am bas tighin 'am fagas duitfe, o Thobair na beathai. Am bheil thu, le 'd fhaer-thoil, a leagail fios do chinn, gus am bas a choinneachadh air mo fhonfa. Choifinn thu beannachd dhamhfa ma'n d' fhag thu 'n faoghal, beannachd leat, a Slanui'-fhir ghradhuich. Thoir mo chridhe leat, agus fag do fpiorad agam. Ma chunnaic mo fhuilean do fhlainte, deanadh m' fheoil comhnuidh fhoiftinneach, le dion ann dochus fo fgaile do fgeith. Bha 'n cradh, a dh' fhuiling mo Triath, ana-barrach mor. Dh' fhas a chorp trom le laigfe; chrochadh e air na tairngibh a cheangail e ris a' chrann. C' air fon nach do ghabh e cail-eigin fhoife? C' air fon a bha e air a chlaoidh gun lafachadh? O gradh daingeann! O foighidinn gun chiomeas! Ciod an eifeimpleir oirdheirc a chuir Iosa romhain! O Athair na feirce, abair ri m' anam, bi beo trid Iosa. Biorr mo chridhe le fgiamhachd do ghraidh agus an teagaifg fin, a tha tighin o bheul na firinne.

Thabhair mathanas dhamh ann fgach peacadh, a chuir mi 'n gniomh a' d' aghaidh. Pheacuich mi mar leanabh mi-nadurra a' d' aghaidh, Pheacuich mi a' d' aghaidh, o Athair nan uile mhaitheas! Mar oglach neo-thairis, cha tug mi umhlachd threibh-dhireach do'n Mhaighifdir a's fearr. Mar

charaid

charaid neo-mhothachail dhi-chuimhnich mi thu-o charaid fhior m' anma! Thoir dhamh do ghradh, chum gu'm biodh m' anam a' plosgarruich a' d' dhiaigh. Imich, o Righ na gloire, o fhir-cho'-fhurtachd ghradhuich, agus fosgladh na dorsa siorruidh dhuit. O fosguil fein an t slighe, a bha gun fhosgladh agus d'a nach faighteadh teachd am fogus. Duisg suas mo chridhe; pill e riut fein, agus aisig beatha do m' anam, ath-bheothuich e maille riut fein, chum gu'n gabhainn lan-sheilbh, ort, agus gu'm bithinn air mo chruth-atharrachadh le d' ghradh, o Righ nan naomh.

Athair shiorruidh, agus a DHE nan uile throcair, agus nan uile sholas, aithnich guth mo Shlanui'-fhir, agus eisd ri briathruibh deireannacha do mhic. Labhair se iad air mo shonsa, agus labhair se iad aig a bhas, chum nach caillinn feolladh orra 's nach di-chuimhnichinn iad a chaoidh, maireadh iad sgriobhta air grunnd mo chridhe, chum gu'm feud-uinn an labhairt le barranntas agus mhuinghinn aig deireadh mo chuairte, chum gu'm feudainn mo spiorad a thiomnadh a' d'lamhuibh, agus gu'n gabh-adh tu e stigh gu sonas bith-bhuan trid mo Shlanui'-fhir. Bha aon mhac do ghraidh umhal gus am bas; bha do thoil aige a ghnath fa comhair a shul, agus thug se e fein suas do d' thoil aig a bhas. 'S e umhlachdsan tobar mo shonais; 's iad na briathra sin a labhair é, mo sholus, mo sholas, mo shaibhreas agus mo chungaidh leighis. 'Nuair a tha mi faicinn mo Shlanui'-fhir a' tiomnadh a spioraid a' d' lamhuibh, tha mi faicinn gu bheil na lamhan sin fein lan de ghradh agus de throcair, gur ann d'an ionsuidh is coir dhamh teicheadh ann an am mo thrioblaide, m' amhghair, mo theinne agus m' aireasbhuidh, chum gu'm faic mi ionnta gach ni a

tha

tha feumail dhomh. Thubhairt am Maighifdir beannuichte fin ruinn, "Ge b' e aite am bi oglach, gu'm bi efan an fin mar an ceudna." 'S ann air a fhon fo a tha e ga thilgeil fein a' d' lamhuibh, o Athair fhiorruidh, chum gu'n tilgeamaide finn fein a' d' lamhuibh mar an ceudna, gu'n iarr is gum faigh finn 'an fin, e.

Mar grab na lamhan cumhachdacha fin mi, o Dhe, ma dh' fhuilingeas iad dhomh dol ann am mearachd mar fhogarach a meafg nan creataiream, ciod a thachras dhomh? Bithidh mi air mo threigf inn, a' m' fhogarach truagh, agus do ghnath ann an cunthart thufa a chall. Ach ma dhionas do lamhan mi, ma chumas iad fuas mi cha bhi eagal ni air bith orm, cha bhi ni a dh' eafbhuidh orm. Eifd mata, o Athair neamhuidh, ri guth do mhic. O gabh rium air a fhonfan, agus glac mi a' d' lamhuibh maille ris. Tha fios agam cia neo airi a tha mi, ach tha fios agam, gu'n do choifinn e dhomh, le umhlachd agus le a bhas, an fonas fin air nach robh coir air bith agam, le m' thoillitinneas fein. Mar fo tha dhanadas agam, o Dhe, mo fpiorad, mo chorp, ma cheudfathan, agus mo chumhachdan, a thiomnadh fuas a' d' lamhuibhfe, a reir eifeimpleire mo Slanui'-fhir. Tha mi tilgeadh mo pheacaidh a' d' lamhuibh mar an ceudna, chum gu'n tugadh tu mathanas dhamh ann; mo lota, chum gu'n leighifeadh tu iad; mo dhoille, chum gu'n foilficheadh tu i, m' fhionnfhuaireachd, a chum gu'n lafadh tu i le teas-ghradh agus eud. Tha mi ga m' theilgeil fein gu h iomlan lan de anfhainneachd agus de bhochduinn a' d' lamhuibh, ge do tha mi, mile uair, ni 's miofa na 's urrainn mi fein a fmuaineachadh. Tha mi tilgeil a' d' lamhuibh, mo fmuainte, mo thograidh, mo

ruin,

ruin, m' aigni, mo fholais, mo thriclaide, mi fein, gach ni a th' agam; gach ni ris am bheil mo dhochus, air am bheil m' eagal, no dh' fheudas tuiteamamach dhamh. Gabh mi a' d' lamhuibh le toilltinneas do mhic. O gu'n ſtiuradh do lamhan caomha mi a reir do thoile fein, gu'n naomhaicheadh iad gach ni a th' annam. O gu'n aithnicheam na lamhan naomha ſin ann ſgach ni, a tha mi faicinn agus a' fulang; gu'm beannuich mi iad, 'nuair a tha iad 'ga m'bhualadh. Bitheam toilichte leis gach crannachar a tha 'n lamh ſin, a tha ſtiuradh an t ſaoghail, a' cur a' m' charamh.

O lamhan naomha, a chruthuich neamh agus talamh, agus a chruthuich miſe air do ſhon fein, na leig dhamh dol a' mearachd o d' ſtiuradh. Is ann annadſa tha mi faotuinn ſpioraid mo Shlanui'-fhir, mo ſhuaimhnis, mo ſhonais, mo bheathai agus mo ghloire. Mar is ann, leis na lamhuibh ſin, a fhuair mi mo bhith, mo bheatha agus comas gluaſaid, gach ni a th' agam no gach ni a tha mi ri fhaotuinn air thalamh nam beo. O cuir coron gloire air mo cheann ann an rioghachd na gloire. O Cliu dhuit gu bheil am bas, righ an Uamhais, air fas na charuid dhamh trid fala mo Shlanui'-fhir. Dh' imich righ na ſithe roimh ghleann nan deur. Tha e trid-ſan air fas ni s' luachmhaire na uile ſhaibhreas na talmhuinne, ni 's dealruiche na uile reul nan neamh. 'Se crioch gach ſaoithreach agus ſogruidh, toiſeach na gloire, an arfhaich 'an do chuir Righ na gloire an cath agus an tug e buaidh air a naimhdibh. O Thighearna, gleidh ſuas mo laigſe, cuir ruaig air mo naimhdibh, bi a' d' ſte aig mo dhochus. Tha na neamha 'ga d' aithneachadh, tha n ſaoghal a' toirt urraim dhuit, tha uamhann air ifrinn romhad, dh' aidmhich an deamhan gu'm b' e mo THRIATH mac DHE. 'S tu mo choron, mo ghloir, m'aoibhneas agus m'ionmhas

Tha trioblaidean na beatha a' fas milis trid mo Shlanui'-fhir. 'S e DIA fein a 's buachaill dhamh cha bhi mi 'an di, d' an luidhinn fios air cluainibh glasa, tha a fhuil a' dearcadh orm. 'Nuair a thig crioch mo chuairte, gabhuidh e mi 'an glacuibh a ghraidh trid IOSA CRIOSD. Amen.

Cha labhair mi bheag san aite su mu ais-eiri CRIOSD agus mu a dhol suas gu neamh. Cha toir mi sainear ach amhain fhulangas agus iorallachd, a tha filteadh a steach ann sna briathruibh so, "'S e so mo chorp a bhristeadh air bhur son-sa;' oir 's e 'n t am, 'an tig sinn gu bord an Tighearna, a 's freagarruiche air son geur-smuaineachaidh agus trombheachdachaidh, gu duradhdach, air bas, ioraslacha agus fulangas ar Slanui'-fhir. Ach bheir mi 'nis fainear cail-eigin do cho-'dhunadh o bhas agus fhulangas ar Slanui'-fhir.

## CAIB. V.

Co'-dhunaidh, freagarracha do Ghniomharuibh o bhas agus o FhulangasCHRIOSD.

MA dh' fhuiling CRIOSD re am a bhrethe, re a bheathai agus a bhais air ar son-ne, mar a tha soilleir o 'n chaibdeil a tha roimhe so, feudaidh sinn uaithe so na nithe so a leanas a thabhairt faincar.

I. Tha gradh neo-chriochnach aig DIA an t Athair air a chloinn fein, Eoin iii. 16, " Ghradhuich DIA an saoghal co mor as gu'n d' thug e seachad aon ghin-mhic." C' air son a thug e seachad e; " Cha 'n ann a dhiteadh an t saoghail, ach chum gu'm biodh an saoghal air a thearnadh trid-san. Bha gradh neo-chriochnach aig DIA air a dhaoinibh taghta, chionn gu'n d'thainig e le uile thoil, " Feuch

tha

tha mi teachd, ars eſan. Tha mor-thlachd agam ann an deanamh do thoile," Salm xl. 7, 8. Do bhri gu'n do ghabh e os-laimh, gu togarrach, a leithid ſo de thruaighe a ghabhail, chum ſlainte ſhiorruidh a choſnadh dhuinne, ghradhuich e ſinn gus am bas 'Gradh ni 's mo na ſo cha 'n 'eil aig neach air bith gu'n leagadh duine a bheatha ſios air ſon a chairdean,' Eoin xv. 13. Ach ni bu mho na ſo bha gradh CHRIOSD, a leag a bheatha ſios air ſon a naimhdean. Oir bha ſinne 'nar naimhdibh dha a thaobh naduir. O chreidmhich, na cuir gu brath ann ag, an gradh a th' aig CRIOSD air d' anam. Na cuir ann teagamh gradh d' Athar; oir tha 'n t Athair fein 'ga d' ghradhachadh. Ma tha thuſa 'ga ghradhhacha-ſan, ghradhuich eſan thuſa 'n toiſeach 1 Eoin ix. 14. Cha 'n 'eil a d' ghradhſa ach dearbhadh air gradh DHE dhuitſe.

O thig, mata trom-luchduichte le teas-ghradh, a dh' ionnſuidh na cuirme ghraidh ſin ſuipearach an Tighearna, a chumail cuimhne air na dh' fhuiling IOSA air ſon ar n anmanna.

Ciod an comhdach a bu laidire air a ghradh a b urrainn an t Athair a thabhairt dhuinn, na mhac a thoirt do'n bhas air ar ſon uile? Ciod an comhdach a bu laidire air a ghradh a b' urrainn am mac a thoirt dhuinn, na e fein agus a bheatha a thoirt mar luach air ſon ar peacaidh?

II. Dè gach uile dholas agus olc ſa' chruinne-che, 's e 'm peacadh dolas a 's mo, a's oillteile, a's ogluidh agus a's uamharra. Oir cha b' urrainn, luach air bith eile ni bu lugha na a mhac, dioladh a thoirt do cheartas DE air a ſhon. Cha 'n fhoghnadh gach airgiod agus or agus gach ſaibhreas 'ſan t ſaoghal, ſeadh an ſaoghal mu'n iadh a' ghrian, a thoirt iobairtreiti air ſon peacaidh. Ge do leagadh na tha dh' ainglean uile air neamh, uile Righrin, Mhaithean

agus iompairean, feadh na bha dhaoine ann o thoifeach a' chruinne-che, no a tha lathair no a bhitheas ann gu deireadh an t saoghail uile, am beatha fios gu aon pheacadh a dhioladh, cha diongadh iad uile a bheag air bith. Oir cha bu chomasach, do ni air bith, ach fuil luachmhor CHRIOSD, mar Uan gun iochd, gun fal, Pet. i. 19. finne a fhaoradh agus iobairt-reiti a thoirt air fon ar peacaidh.

III. Tha ceartas DE neo-chriochnach gu peanas a dheanamh air a' pheacadh. Air an aobhar fin bithidh na h aingich a' fulang peanais, o cheartas DE gu fiorraidh air fon am peacaidh; ach dhiol, a mhac fein e mar ar n urras, gus an fheorluing dheireannaich, le mor-pheanas air fon peacaidh nan daoine taghta, mar a chi finn gu foilleir o na dh' ainmich mi cheana mu fhulangas CHRIOSD. Uime fin biodhmaid air ar faicill nach peacuich finn ann aghaidh ceartais neo-chriochnaich an DE bheo.

Thigeadhmaid le aithreachas air fon ar peacaidh a chaidh feachad, le doilghios agus bron diadhuidh, gu bord an Tighearna, agus thugamaid graindo 'n pheacadh mar an t aimhleas a 's mo, air fon nach b' urradh ni air bith ach bas an dara pearfai de 'n trionaid ghlormhoir, ceartas DE a thoileachadh.

IV. 'S mor an folas a tha ann am fulangas CHRIOSD do na creidmhich, a tha deanamh greime air, agus a th' air am freumhachadh is air an daingneachadh ann IOSA le creideamh. Oir le bas agus fulangas CHRIOSD.

1. Tha Satan air a chiofnachadh, Col. ii. 15. " Agus, air faobhacha dho uachdranachda agus cumhachda, rinn e ball-fampuill diubh gu follaifeach a' deanamh buaidh-ghairdeachuis orra tre 'n chrann ud fein." Tha innleachdan ar mor-namhaid Shatain air an tilgeadh bun os cionn, agus ge d' a 's

namhaid

namhaid, treun, garg, fuileachdach e, gidheadh thilgeadh e fios gus an lar. Chuir ceannard ar flainte ruaig fhiorruidh air. Bhruth fiol na mna ceann na fein naraich nimhi. 'S ann mar cheann no mar fhear-feafuidh aite a mhuintireach fein a rinn CRIOSD na rinn e ann fo, chum le a bhas gu'n leir-fgriofadh fe efan, aig an robh cumhachd a' bhais, araon air a fhon fein agus air fon a fhluaigh. Na biodh faitcheas ort, o chreidmhich air fon ciod a's* urrainn an deamhan a dheanamh; thug do Shlanui'-fhear buaidh air, agus ann an uine gheirr bheir thufa, trid IOSA, buaidh air cuideachd, agus faltruidh tu air fo' d' chafuibh. " Cuir ach amhain an aghaidh an diabhail agus teichidh e uait." Seum. iv. 7.

2. Tha ceartas DE air a lan-dioladh. Bhrofnuich finne ceartas DE gu garg-lafadh 'nar 'n aghaidh le'r peacannuibh gine agus gniomha, ach choi'-lion CRIOSD an lagh a reir cheangluichean teanna cumhnainte nan oibre, agus dh' fhuiling e 'm peanas, a thoil finne air fon ar peacaidh, agus leis a fo landiol e ceartas DE. Na bi fo' ghiorag, o chreidmhich, mata, " Dhubh t urras amach lamh-fgriobhaidh nan reachd, a bha t aghaidh agus a bha eas-aontacha dhuinn, agus thug e as an t flighe i 'ga fparradh ris a' chrann agus lan-diol e ceartas DE air do fhonfa. Na biodh eagal ort mata, a chreidmhich, ma tha thu a' d' fhior-aithreachan, dhioladh ceartas DE, air fon gach peacaidh d' am bheil thu ciontach, le CRIOSD t urras, agus uime fin cha 'n iarr e ortfa dioladh, gidheadh (ma tha coir agad air CRIOSD) tagruidh e ceartas as do leth. Cha 'n iarr ceartas DE dioladh da uair air fon an aon ainfheich. Chionn gu'n do dhiol an t urras an t ainfhiach, cha'n agair ceartas an t earras * ni 's faide.



* Fear-feichean.

3. Tha 'm peacadh air a leir-ſgrios'. Tha cionta agus cumhachd a pheacaidh air a thoirt air falbh o'n chreidhmheach, le bas ar Slanui'-fhir. Agus ann an uine gheirr bithidh a nadur agus a ſhùl air a leir-ſgrios' gu tur.

"Cha 'n 'eil uime ſin a nis diteadh dhoibh-ſan, a tha ann IOSA CRIOSD,' Rom. vii. 4. Col. ii. 12. ann ſa' bheil ſibh mar an ceudna air bhur timchoill-ghearradh amhlaicte maraon ris 'm baiſdeadh, air bhur beothachadh mar aon ris-ſan, mhath e dhuibh bhur 'n uile pheacadh.

4. Leir-ſgriòſadh am bas le bas CHRIOSD, 2 Tim. i. 10. ar Slanui'-fhir, a leir-ſgrios am bas agus a thug beatha agus neo bhaſmhorachd gu ſolus trid an t ſoiſgeil. 'S namhaid ceanſuichte am bas, agus ge d' is e righ an uamhais do dhaoinibh aingidh, gidheadh tha a ghath air a thabhairt as do na creid-mheachuibh.

Thug CRIOSD buaidh air ann ſna daingneachuibh a bù laidire' a bh' aige, eadhon 'ſan uaigh. 'Nuair a luidh e fo chumhachd a' bhais gus an treas la, mhoſguil e as a ſhuain, bhriſt e eangach a' bhais agus bruid na h uaighe, dhuiſg e ſuas iomad corp marbh nan naomh maille ris, agus, fa dheoibh, du-iſgidh e na daoine taghta uile gu beatha ſhuthainn air an la dheireannach.

Na biodh eagal ort air ſon a' bhais mata, o chreid-mhich, thug CRIOSD ar ceannard buaidh air a' bhas, agus gleuſuidh e ſinne a bhuill, mar 'an ceudna ann an uine gheirr, a ſheinn an orain bhuaidh-chaiream-uich ſin, 1 Cor. xv. 55. "O bhais, c' aite a' bheil do ghath! O uaigh, c' aite a bheil do bhuaidh! Do 'n aingidh, tha 'm bas 'na chrich ſonais agus 'na thionſgnadh air dolas ſiorruidh; ach do 'n chreid-mheach, is e crioch gach uile dholais, gach peacaidh, ſulangais agus buairidh, 's e an dorus dochuis agus

an

an t ſlighe a dhol a ſteach do 'n ghloir ſin, air nach tig crioch.

5. Tha neamh air fhoſgladh. Dh' fhoſgail ar peacanna ifrinn agus dhruid iad neamh oirn, ach dhruid bas CHRIOSD ifrinn agus dh' fhoſgail e neamh dhuinne, a ſhluagh agus a luchd-leantuinn. Dh' fhoſgail CRIOSD a ſuas ſlighe nuadh agus bheo troi' bhrat * fhola fein a dh' ionnſuidh an ionaid a 's naomha, Eabh. x. 19, 20. d' an deachadh an roimh-fhear-ruidhe ſtigh romhainn, Eabh. vi. 20. mar ar ceannard a ghabhail ſeilbh air ar ſon-ne.

Fa dheoidh, tha ar naimhdean air an ceanſachadh. Chaidh mallachadh an lagha, gath a' bhais, fearg DHE a tharruing as an t ſlighe. Tha 'm peacadh agus am bas air an leir-ſgrios, an Diabhal air a chiosnachadh, ifrinn air a druideadh, neamh air fhoſgladh do'n chreidmheach, DIA air fas 'na Athair reth ruinn, trid umhlachd gniomha agus fulangais ar TRIATH ghradhuich, agus ar Slanui'-fhir IOSA CHRIOSD.

Thig mata, o chreidmhich, le dearbh-chinnt creidimh gu ſupeir an Tighearna, a ghabhail nan ſochairean ſin, a naiſg CRIOSD do d' anam, agus a choiſinn e, le bhas agus le fhulangas, do gach neach a chreideadh 'na ainm, agus a chuireadh muinghinn ann.

V. Ma thug DIA dhuinne aon mhac a ghraidh, a dh' fhulang craidh agus claoidhe mhoir air ar ſon, tha e mar an ceudna toileach gach ni, a tha chum ar maith, a thoirt dhuinn. Mar do chaomhain e mhac fein, ach gu'n d' thug e ſeachad e air ar ſon-ne, nach tabhair e dhuinn, gu ſaor, na h uile nithe maille ris? Feudaidh ſinn, le muinghinn, gach ni, a tha dh eaſbhuidh air ar n anmannuibh no corpuibh,

* Sgaile.

corpuibh, iarruidh agus ſiuthair a bhi againn riu, ma tha DIA a' faicinn gu'r ann chum ar math a bhitheas iad. Ma thug DIA dhuinn an tiolac a 's mo 'ſan t ſaoghal mu'n iadh a' ghrian, an ob e tiolacan a 's lugha a thoirt dhuinn? Thug e dhuinn a mhac, nach toir e dhuinn biadh, deoch agus aodach an cian a bhitheas ſinn beo. Glac miſneach mata, o chreidmhich, oir an DIA ſin, a thug a mhac do'n bhas air do ſhon, ſolairidh e uile nithe feumaile na beathai dhuit mar an ceudna. Seadh ma dh' iarras tu ſo le creideamh, ſgeadaichidh 'n t Uan, a bhaſuich air do ſhon, thu ann an truſcan na bainſe, 's ni e thu iomchuidh air ſon a bhuird fein, agus coinnichidh * e thu 'n ſin le gras, mathanas, ſith, ſolas, agus neart, agus bheir e dhuit coir chinnteach air gloir ſhiorruidh.

VI. Ma dh' fhuiling CRIOSD nithe co mor air ar ſon, cha leig e di oirn, ni mo a leigeas e dhuinn dol 'am muthadh, ma ni ſinn earbſa as, Eoin. x. 15. " Leag mi mo bheatha ſios air ſon mo chaorach. 28. Thug mi beatha ſhuthainn dhoibh, is cha d' theid iad gu ſiorruidh am muthadh." " Cha 'n fhag 's cha treig mi gu brath thu," Eabh. xiii. 5. Agus Salm xxiii. 1. " 'S e DIA m' aodhaire, cha bhi orm uireaſbhuidh."

VII. Ma bha CRIOSD ann an ſtaid co ioſail 'na bhreth agus 'na bheatha, cha bu choir dhuinne tair a dheanamh air crioſduibh, ge do robh iad ioſal 'nan ſtaid ſan t ſaoghal. Ma bha breth agus beatha IOSA co dibli, bu choir dhuinne a bhi toilichte le'r ſtaid, gun talach air bith a dheanamh air ar crannachar, ge b' e dibli air bith a bhitheas e.

VIII. Tha ſiachuichte oirn a bhi deas gu bas fhulang air ſon CHRIOSD, a dh' fhuiling, co toil-

each,

* Co'dhalluichidh.

each, bas air ar son-ne. Ma ghairmeas freasdal DE sinn am feasd gu firinn CHRIOSD a nasgadh le'r fuil, bu choir dhuinn cur romhainn gu tulchuiseach trid grais CRIOSD so a dheanamh; oir dhoirt CRIOSD fhuil le uile thoil air ar son-ne.

IX. 'S e ar dleasnas am peacadh a chiosnachadh agus a mharbhadh; oir mhurt am peacadh ar Slanui'-fhear; 's e am peacadh, an nimh fhadalach a chaitheas air falbh sonas an anma. Mar peacuicheadh an duine, cha 'n fhuilingeadh CRIOSD. Uime sin b'-e ar peacadh-ne a sgiurs agus a cheus e, 's tha gach gniomh peacaidh a' ceusadh TRIATH na gloire ath-bhuailt. O mata marbhamaid am peacadh, a tha marbhadh agus a' ceusadh ar Slanui'-fhir as ur. Na tuguibh bhur 'n ana-mianna (na sloitcirean fealltacha, a chuir as d'ar Slanui'-fhear) gu bord an Tighearna, gun an ciosnachadh. 'Nuair a thig sibh gu bord an Tighearna a chumail cuimhn' air bas CHRIOSD, bithibh cinnteach gu'm marbh sibh bhur n ana-mianna. Oir 's iad so naimhdean CHRIOSD, 's cha n' aill leo leigeadh leis bhur riaghladh.

X. Ma bhasuich CRIOSD air ar son-ne, tha ceangailte oirne a bhi beo dhasan, le umhlachd a thoirt d'a thoil, a' seachnadh an uilc agus a' gabhail graine dheth, a' gradhachadh agus a' deanamh matha. Agus mar nach do bhasuich CRIOSD ann coslas amhain, ach ann dearbh-fhirinn, bu choir dhuinne, uime sin, ar beatha a chaitheamh gu crabhach, cha'n ann amhainn an cosłas ach 'am firinn.

XI. Do bhri' gu'n d' fhuiling CRIOSD nithe co mor agus co do-labhairt air ar son-ne, nithe a tha ceangailte oirn a chuimhneachadh ann an sacramaid suipearach an Tighearna, nach iomchuidh do mhinisteiribh, suipeir an Tighearna a fhrithealadh gu minic. 'S i crioch dreuchda mhinisteirean, eolas a

thoirt

thoirt do'n t sluagh air Criosd agus esan air a cheusadh. Cha 'n 'eil ni air bith a tha a' cur ni 's soilleire mu' r coinne Iosa air a cheusadh, na suipeir an Tighearna. Tha 'm focal, a tha dol ann an co'-chuideachd na sacramaide, a' deanamh Chriosd air a cheusadh aithnichte d' ar claistneachd; agus tha 'n t aran agus am fion 'san t sacramaid a' nochdadh do'n t suil Criosd air a cheusadh. Nach fritheil sinn, mata, gu minic an t ordadh naomh so, a thoirt an tuilli eoluis do'n t sluagh air fear-saoruidh ceustadh? Tha meothair dhaoine ro shleimhin, 'am bitheantas, gu nithe matha a ghleidheadh 'nan cuimhne. Tha mor-fheum aca air na nithibh, a dh' fhuiling Criosd, a bhi air an cur 'n an cuimhne gu minic. Ach cha'n'eil seol a's aighearr air am feudar so a dheanamh, na leis an ordudh naomh so a fhritheoladh gu tric.

An d' fhuiling Criosd nithe co uamhasach air ar son-ne, agus am bi sinne co neo-thaingeil as nach gleidh sinn gu minic cuimhn' urramach air a bhas agus air fhulangas? Nach 'eil so fiachuichte oirn, agus nach bu choir dhuinn gu'm b' i ar priomh-obair, ar sluagh agus ar treudan a bhrosnachadh gu gradh a ghabhail air Criosd? Am bheil seol air bith a 's freagarruiche gu so a dheanamh, na fhulangas a chumail ann cuimhne le urram ann sacramaid suipearach an Tighearna, chum gu'm faigheadh iad sealladh air meud na nithe, a brosnuich a ghradh e a dheanamh air an son?

Mar fritheil sinn gu minic an t ordudh so, cha bhi sinn dileas do Chriosd, a dh' aithn duinn so a dheanamh gus an tig e ris; agus bithidh sinn neo-thairis do dh' anmannuibh ar treud, do bhri' gu bheil sinn a' cumail uatha a' mheadhoin dho-labhairt sin, a bheireadh dhoibh solas, neart, fas ann an gras, &c,

Do bhri gu'n d' iorasłaich Criosd e fein co mor, as gu'n d' fhuiling e 'na anam agus 'na chorp air ar son, tha iomchuidh dhuinne cuimhn' a chumail gu minic air fhulangas ann an sacramaid a shuipearach le'r n' uile anmannuibh, agus gach ni a tha 'n taobh a stigh dhinn. Bha baisdeadh aig Criosd, leis an robh e ri bhi air a bhaisdeadh, agus o cia mor an teinn ann robh e gus an de chriochnuicheadh e! Cha b' e baisdeadh an uisgi no 'n spioraid, oir fhuair e iad sin araon aig Iordan, ach baisdeadh na fola. Bha anam ro bhronach eadhon gu bas. Bhruchd a chorp naomh fallas fola 'na bhraonuibh mora sa' gharradh, leis 'a gheur-mhothachadh agus leis an roi'shealladh, a bh' aige, san am sin, air na bha e gu fulang. O an leig sinn do throm fhulangas sin ar Slanui'-fhir tuiteam gu lar, no luidheadh sios ann an tir na di-chuimhne? Niheadh, na biodh a chuis 'am feasd mar so, ach mar is sinne luchd-fritheoluidh an Tiomnaidh.nuaidh, gleidheamaid, le mor urram, cuimhn' air bas agus fulangas eadar-mheadhanair an Tiomnuidh no cho'-cheangail so.

XII. Ma dh' fhuiling Criosd 'na anam agus 'na chorp na h urrad de phianta eag-samhaile agus mora, an oidhche an do bhrathadh e, mar a chi sin ann sna caibideilibh, a tha roimhe so; tha gradh agus taing mata 'gar ceangal-ne gu dluthachadh r'a bhord naomh gu minic, a chumail cuimhn' air a bhas, a nochdadh ar graidh agus umhlachda do 'n t Slanui'-fhear a bhasuich air ar son, agus g'ar ceangal fein gu bhi dhasan 'nar cloinn dhileas, le cumhnanta air nach tig crioch. Am feud e bith gu'm bi sinn a' faicinn dhaoin' eile a' teachd, le mor.churama us crabhadh, gu bitheanta, a dh' ionnsuidh buird an Tighearna, agus gu'n dean sinn fein dearmad air tighin? An dearbh daoin' eile an gradh agus an

umhlachd

umhlachd do CHRIOSD, le cuimhn' a chumail air a bhas agus fhulangas ann an facramaid a fhuipearach, agus an faoil finne, gu'm bi againn roinn co' ionann riu-fan d'a fhulangas, mar cuir finn a dhragh oirn fein, cuimhn' a ghleidheadh air fhulangas ann fan t facramaid fo, mar a tha daoin' eile a' deanamh? Mo thruaighe! An d' fhuiling CRIOSD na h urrad, agus nach dean a' chuid a 's mo de dhaoinibh urrad as cuimhn' a chumail air fhulangas An amhairc iad air fuipeir an Tighearna mar ni fuarrach? Am meas iad an fhuil fin faoin, a tha fabhaladh a chinne-daonna?

Thigibh, mata, mo mhuintirionmhuinn, le criodhachuibh crabhacha, gu minic, a dh' ionnfuidh buird an Tighearna, thigibh is gabhuibh co'-roinn de IOSA reubta, leonta, fgiurfta, a' fileadh fala, 's a'bafachadh Tha e fein 'gur cuireadh, agus tha finne minifteirean cairdean fir na bainfe 'gur cuireadh. Bithidh bhur cuirm ana-barrach faibhir. Ma tha creideamh aguibh, beathuichear fibh, gu pailt, le'r fear-faoruidh air a cheufadh; ithidh fibh, air mhodh fpioradail, a chorp, a bhrifeadh air bhur fon; olaidh fibh fhuil a dhortadh air fon mathanais peacuidh dhuibh. Thuguibh fainear ciod a rinn e air bhur fon 'na bhreth, 'na bheatha 's 'na bhas, agus feuchuibh a' bheil a dh'annadas aguibh diultadh teachd gu minic a dhionnfuidh a bhuird.

Gabhuibh beachd air an doigh air an d' rugadh agus an do ghineadh e le mnaoi bhochd, 'an ionad ro fhuarrach, air an do chuireadh 'na luidhe e 'am prafuich, an d' rinneadh e fo 'n lagh, an do bhuaireadh e leis an Diabhal, an do dhian-ruagadh e le daoinibh aingidhe, an do choifinn e aran le fallas a mhaluidh agus an do chaith e abheatha ann ainnis. Faicibh cia mor an do-bron leis an robh a bheatha

air a lionadh, cia do-labhairt am masladh, cia do-ghiulan an t acras, an tart, an t airsneal agus an sgios a dh' fhuiling e, cia lan de ghabhuibh agus chunthartuibh a' bha uile laith a bheathai.

Geur bheachduichibh, le suil creidimh, air na dh' fhuiling e san oidhche sin ann san do bhrathadh e, agus cionnas a chaidh e thair sruth Chedroin. Beachduichibh air a dhoilghios, air a bhron, air fhallas fala, is air an urnuigh a rinn e tri uairean sa' gharradh. Gabhuibh geur-shealladh air a' mhodh, air an do bhrathadh ar TRIATH le Iudas, air an do ghlacadh e leis na saighd'-fhearuibh, an do cheasnuicheadh e mu dheibhinn a theaguisg agus a dheisciobuill, an do dhualeadh e le aon de na maoruibh le a bhois, an d' iarradh fianuisean breige, is an do thairngeadh iad 'na aghaidh, an do mheasadh e mar fhear-dia-mhasluidh, an do mhi-ghnathuicheadh gu h an iochdmhor e le buillibh laidire agus le seilibh breuna, an d' thugadh e rithist an lathair na comhairle, 's an do cheasnuicheadh e 's a' mhaduinn an d' thugadh e thairis leo do Phontius Pilat, agus an do dhiteadh e gu h ea-corach, an do chuireadh ionnsuidh Heroid e, an do ghabhadh mar roghainn am murtair Barabbas air TRIATH na beatha, an d' fhagadh lomnocht e, an do sgiursadh e, an do sgeadaicheadh e le falluing scarlaide, an do chuireadh coron droighine air ceann an Uain gun lochd g'a chlaoidh, an d' rinneadh sgallais air a dhreuchd rioghail, seadh air a dhreuchduibh uile, an d' thugadh e 'an lathair an t sluaigh 's na comhairle 's an d' thugadh a bhinn amach, agus mu dheire' an d' thugadh e dh' ionnsuidh ionaid-mhillidh.

Breithnich gu durachdach, o mhuintir mo ghraidh, cionnas a thugadh dha r'a ol fion-geur

agus domblas, a cheufadh e le lamhuibh nan aingil, a roinneadh aodach a' meafg nam murtairean, a fhuidhicheadh righ na fithe eadar da ghaduich, a rinneadh fgeig air, agus a chaineadh le chreatairibh fein air thalamh an ti fin, d' am bheil na h aingle a ftriochdadh fios, le gnuifibh folluichte le'n fgiathuibh, air neamh. Faicibh cia fad a bhuanaich Slanui'-fhear an t faoghail 'na phein, chum fuaimhneas fiorruidh a chofnadh dhuinne.

O Gabhuibh geur-bheachd air fulangas anma Righ na fithe. Faicibh am fion-geur air a thoirt da r'a ol an dara uair 'mar thuille craidh, faicibh ughdar ar flainte a toirt fuas na deoi, faicibh a thaobh air a bhiorradh gu guineach, naimhdeil, leis an t fleidh gheir, faicibh an ti fin, 'na bheul nach d' fhuaras riamh go no cealg, ach as an d' thainig, do ghnath, briaran fallaine na flainte, a nis air a mheas na mhealtair, ughdar na beatha air amhlacadh is air a thafguidh fios tri laithean ann an leabai fheucheanta, dhubhaich thofdaich a' bhais, grian na firinne a' nis a' dol fotha gu eiridh a ris le buaidh-ghairdeachas. Geur-bheachduichibh a ris agus a ris le criodhachuibh treibh-dhireacha, crabhacha, air fulangas Iosa, 's feuchuibh a' bheil a dh' an-danadas aguibh diultadh teachd a dh' ionnfuidh buird naoimh an ti fin, a dh' fhuiling na nithe fin uile, agus tuille na 's urrainn finn a thuigfin, air ar fon-ne? Bu choir do gach earrainn d'a fhulangas a bhi 'na h argumaid laidir a bhrofnachadh gach anam diadhuidh, gu co'-roinn a ghabhail de'n t facramaid fo, agus gu bas agus fulangas ar Shlanui'-fhir a chumail, gu bitheanta, ann cuimhne aig a bhord naomh.

XIII. Do bhri' gu'n d' fhuiling Criosd, nithe co mora agus co do-mheas air fon ar n' anmanna, agus chionn gu'm bu choir a bhas agus fhulangas a

chumail

chumail air chuimhne, mu'n tarruing daoine dluth do bhord an Tighearna, 's iomchuidh dhoibh, eachdruidh fhulangais, mar a tha i air a cuir ſios leis na ſoiſgeuluichibh, a leughadh air an t ſeachdain mu'n tig iad d'a ionnſuidh, chum gu'm beo-dhruitheadh a bhas agus fhulangas air an ſpioraduibh, chum gu'm biodh iad ni bu chomaſdiche, 'nuair a thig iad a dh' ionnſuidh a bhuird, a bhas agus fhulangas a thaiſbeineadh gu folluiſeach 'an ſuipeir an Tighearna.

Theanail mi o na ceithir ſoiſgeulaichibh, eachdruidh mhion air fulangas Chriosd, chum gu'm biodh ſo 'na chuideacha do dh' anmannuibh crabhacha, a dh' ſhaotuinn ſeallaidh aigheir air na dh' fhuiling ar Slanui'-fhear gradhach 'ſan oidhche ann ſin do bhrathadh e 's ann ſin d' orduich e 'n t ſacramaid naomh ſo. Agus rinn mi ſo gu h aruidh, chionn nach d' fhuair mi ach beag air a radh, mu fhulangas ar Slanui'-fhir, ann ſgach eachdruidh a leugh mi riamh mu thimchiol. Feudaidh e bith gu bheil leabhraichean eile nach facadh miſe a' toirt eachdruidh mhin air an ſtei' theagaiſg ſo. Ach tha mi ſmuaineachadh gu'm feud an leughair crabhach, feum a dheanadh de'n eachdruidh ghoirid ſo, chum a chomhnadh gu ſmuaineachadh gu durachdach air fulangas Chriosd, gus am faigh e 'mach comhnadh a 's fearr o neach a 's comaſdiche na miſe. Agus ma bhitheas e goireaſach, 'nuair a tha thu a' tarruing dluth do bhord an Tighearna, cuir la air leth a leughadh fulangais Chriosd, mar a tha e air a chur ſios ann an 'ſmuaintibh cud-thromacha na ſacramaide, 'ſan leabhar ſo. Agus 'nuair a bhitheas tu a' leughadh air t aghaidh, cnuaſuich, geur-beachduich agus gabh mor-iongantas. Gnathuich creideamh, gradh, aithreachas, agus urnuigh chriodhail air doigh a bhitheas freagarrach do gach earrainn

air leth d'a fhulangas. Agus do bhri' gur gnath le Eaglais na h Alba trafg a ghleidheadh air di-daoine roi' fhritheola na facramaide, agus na t fearmain ullmhachuidh a bhi againn air di fathuirne, 's i mo bharail gu'm feudar an di-daoine roi' 'n t facramaid a chaitheamh le buannachd ann leughadh agus ann smuaintibh durachdacha a' co' chur ruinn fein, le creideamh, bais agus fulangais Iosa, mar a tha iad an fo air an cur fios.

'S i mo bharail gur mi-riafanta tighin gu bord an Tighearna le lan-run cuimhn' a chumail air a bhas agus fhulangas, ma'r cuir finn aimfir chudthromach araidh air leth chum eachdruidh fhulangais a leughadh agus a chnuafach.' Uime fin, tha mi 'g radh a ris, leughuibh eachdruidh fhulangais, mar a tha i 'n fo air a cur fios, agus air a teanal o na foifgeulaichibh. Leughuibh i, leis gach aire dhurachdach agus crabhadh, 'nuair a tha fibh a' diuthachadh ri bord an Tighearna. Leis a fo ni fhulangas beodhruthadh air bhur fpioraduibh, tuigidh fibh nadur gniomha agus duilean na facramaide, comharaichear amach dhuibh Iosa air a bhrifteadh, a chorp air a reubadh, agus fhuil air a dortadh, leis an aran air a bhrifte agus leis an fhuil air a dortadh mu'r coinne. Bithidh fibh comafach, trid grais De, bas agus fulangas Chrioسd a chuimhneachadh, le lan-thuigfe agus aignibh fhreagarracha, agus mar fo, "Cuiridh bhur fpiocnard amach a boladh curruidh 'nuair a tha 'n righ 'na fhuidhe aig a bhord fein," Lao. i. 12.

Gu'n cuireadh an Tighearna Dia iompadh air gach anam, a leughas na briathran fo, gus a chomhairle mhath fo a ghabhail. Amen.

CAIB.

## CAIB. VI.

Mu chrich Fulangas ar Slanui'-fhir, no c' arson a dh' fhuiling e, agus mu ghealladh na Sacramaide, agus co' dhunadh.

LABHAIR sinn a nis cail eigin mu fhulangas Chriosd, tha sinn san ait' a 's faigse ri labhairt gu h aighear mu chrich fhulangais agus mu gheall-adh na sacramaide, a tha araon filteadh a stigh ann sna briathruibh so, 1 Cor. xi. 24. "Se so mo chorpsa a tha air a bhriste air bhur sonsa."

Mu'n chrich air son an d' fhuiling Criosd.

1. B' i chrioch arruidh, gloir Dhe, feadh gloir a cheartais, a throcaire agus a ghraidh; dh' fhuiling Criosd air son gloire ceartuis De, a leigeil fhaic-inn do 'n t saoghal, gu'n raibh Dia co ceart as gu'm b' fhearr leis dioghaltas a dheanamh air a pheacadh ann am mac a graidh, na leigeadh do 'n pheacadh dol as gun dioghaltas. Dh' fhuiling Criosd air son gloire, trocaire agus graidh Dhe, a nochdadh do'n t saoghal gu bheil Dia lan de throcair agus de ghradh d'a mhuntir thaghta fein, agus gu'm b' fhearr leis a mhac a thoirt suas do'n bhas, na leigil leo dol a' muthadh.

2. Bi' a chrioch a b' fhaigse ar son an d' fhuiling Criosd math a chinne-daonna.

(1.) A lan-dioladh ceartais De. Rom. iii. 45. "Chuir Dia e 'mach gu bhi na iobairt-reite trid creidimh 'na fhuil." Chuireadh Criosd amach mar iobairt-reite a lan-dioladh ceartais De. Bhros-nuich sinn, le'r peacadh, ceartas gu garg-lasadh 'nar 'n aghaidh; 's cha raibh sinn fein murrach air ceartas a dhioladh. Ghabh Criosd os-laimh a bhi 'na urras air ar son, leag e bheatha sios agus

 ghiulain

ghiulain e gach uile ghne fhulanguis air ar son-ne, a thoirt lan-diolaidh do cheartas De, a bha gu ceart-bhreitheach air lasadh ann corruich 'nar na aghaidh,"

(2.) Chum gu'n daingnicheadh agus gu'n naisgeadh e a thiomnadh. Dh' fhag CRIOSD againn mar dhilib, mathanas, so-ghradh, ath-reiteach, an Spiorad naomh, aonachd agus co' chomunn, soilseacha inntinne, sireantachd, uchd-mhacachd, naomhachd, neartacha, solas agus gloir, Eabh. ix 16. 18. A nis far am bheil tiomnadhh, ann sinn 's eigin do bhas an fhir-thiomnadh' a bhi mar an ceudna; oir tha feum ann an tiomnadh ann draigh bais duine. Ach cha'n 'eil tairbhe air bith ann am fad as a tha 'm fear tiomnuidh beo. Uime sin fhuair CRIOSD bas agus dh' fhuiling e a leithid sin de chradh do-labhairt chum gu'n daingnicheadh is gu'u naisgeadh e a thiomnadh.

(3.) Chum Satan a cheansachadh, Eabh ii. 14. "Chum trid bais gu'n leir-sgriosadh e esan, aig an robh chumhachd bais, eadhon an Diabhal.' Thug CRIOSD, le a bhas agus fhulangas, buaidh air an Diabhal. Cha ruig sinn leas a bhi foi'gheilt-chrith do bhri' gu'n do cheansuich ceannard ar Slainti ar n' ard-namhaid. Bheir e dhuinne, mar an ceudna, tuille s buaidh.

(4.) Chum gu'n tugadh e air falbh peacadh leis gach uile dhoruinn agus dholas, a tha a' sruthadh uaithe, Rom. viii. 3. ' Oir an ni nach raibh ann comas do'n lagh a dheanamh do bhri' gu'n raibh e an fhann tre 'n fheoil, ag cur a Mhic fein do DHIA ann an coslas feola pheacuich agus le iobairt air son peacaidh, dhit e am peacadh, 'san fheoil.' Bha sinne 'nar luidheadh muchta fo chionta peacaidh; mar bhraighdibh * fo chumhachd peacaidh, truagh fo shal peacaidh, cailte, gu tur, fo nadur sgriosach

a

* chiomaich.

a pheacaidh, agus 'nar truaghanuibh graneile fo thoradh fpioradail, corporra agus fiorruidh a pheacaidh; ach dh' fhuiling CRIOSD a thoirt air falbh ciontai, cumhachda, toraidh, naduir agus fala ar peacaidhne.

(5.) Chum ar faoradh o ifrinn agus o fherig, 1 Thef. i. 10. Is e 'IOSA a fhaor finn o'n fheirg ata ri tighin.' Agus, mar an ceudna, gu'r faoradh o mhallachadh an lagha, Gal. iii. 13. 'Shaor CRIOSD finn o mhallachadh an lagha, agus fos o chogais lochdaich, Eabh. ix. 14. Gar faoradh-ne o ain-eolas, neo-chreideamh, chruaidh-chriedhachd, ftaide naduir, d'an d' fhag ar peacadh finn buailteach.

(6.) Chum ar toirt a dh' ionnfuidh an Nuaidh-Ierufalem, eadhon a dh' ionnfuidh neimh, a dh' ionnfuidh fonais agus folais do-thuigfinn.

(7.) A fhreagradh famhluibh an t fean-tiomnuidh, agus,

(8.) A choi'-lionadh nan geallainean agus nam faidheadaireachd.

Fa dheoidh, b' i aon de na chriochuibh arruidh ar fon an d' fhuiling e, finne a thoirt gu neamh. Chunnaic e finn fo pheacadh agus fo thruaighe, fo fheirg agus dhiteadh, a dhlidhear dhuinn air fon ar peacaidh; ghabh e truas dhinn agus lan-thoilich e ceartas as ar leth, cheanfuich e ar naimhdean, chuir e as do pheacadh 's do bhas, agus dh' fhuiling e goimh co'-ionann ri goimh ifrinne air ar fon, thug fe e fein air ar fon, chum gu'n glanadh is gu'n naomhaicheadh e finn agus gu'n nochtadh finn 'na lathair fein 'nar 'n Eaglais ghlormhoir gun fmal, gun lochd. Eph. v. 25, 26. Rinn e fo uile chum ar deanadh iomchuidh air a bhi 'nar co'-luchd-roinn de dh' oighreachd nan naomh an folus.

Labhair

Labhair finn an urrad so gu h aighearr air a chrich mu'n d' fhuiling CRIOSD, ni a tha filteadh a stigh ann sna briathruibh sin, 'Air a bhristeadh air bhur sonsa.'

Mar a tha na briathran so, 'Mo chorp air a bhristeadh air bhur sonsa,' a' comharachadh amach na crich air son an d' fhuiling CRIOSD, tha iad, mar an ceudna, a' nochdadh geallaidh na sacramaide. '*Air* bhur sonsa, ars esan, air son bhur matha, a' mhatha a th' air a shoilleireachadh ann sna briathruibh mu thimchiol na fala, a dhortadh air bhur son chuim mathanais peacaidh. Uime sin 's ann air bhur sonsa a chaidh dioladh a thoirt air son peacaidh. ''S ann air bhur sonsa, a tha 'n gealladh so, eadhon gealladh ann t soisgeil, mu dheibhinn cuirp CHRIOSD a thoirt do'n bhas air son beathai an t saoghail, agus mu dheibhinn itheadh air mhodh spioradail a chum beatha. 'Nuair a nithear greim air a ghealladh so le creideamh, bheir e dhuinn feoil CHRIOSD air mhodh spioradail r'a h itheadh. 'S e a h itheadh air an doigh so greim a ghabhail air bas CRIOSD 'nar criodhachuidh, agus beatha a tharruing o a bhas, agus fas ann gras le spiorad CRIOSD, chum gu'n gabhamaid comhnuidh annsan agus esan annuine do reir a gheallaidh, Eoin vi. 55, 56, 57, 'Is biadh gu firinneach m' fheoil, agus is deoch gu firinneach m' fhuil,' Ge b' e' dh' itheas m' fheoilse bithidh e beo triomsa, 's gabhuidh e comhnuidh annamsa agus mise ann san.

Tha e cosllach, mata, gu bheil na briathran 'air bhur sonsa,' no air a thabhairt no air a bhristeadh air bhur sonsa,' a' ciallachadh na dara crich air son an d' fhuiling CRIOSD, eadhon chum ar matha, agus a chum dioladh a thoirt seachad air son ar peacaidh 's ceartas a lan-tioleachadh 'nar n aite.

Tha

Tha na briathran, mar an ceudna, a' ciallachadh geallaidh na facramaide, eadhon gu'm bith a chorp air a bhrifteadh, gu meal finne, le cumhachd a bhais agus fhulangais, beatha fpioradail fhiorruidh, fas ann gras, comhnuidh ann DIA agus DIA annainne, mathanas o CRIOSD, ath-reìteacha ris an Athair. Air chor as ma tha creìdeamh againn a dh' fhaicinn 'a ghabhail agus a dheanamh greime air mathanas fas ann gras, comhnuidh mailie ri CRIOSD, beatha agus gleir, gu bheil na briathran fo, 'Mo chorp air a bhrifteadh,' a' gealladh na nithe fin uile dhuinne co foilleir, cinnteach, as ge do theireadh CRIOSD, 'Se e fo mo chorpfa a theid a bhrifteadh air fon ur matha, bhur mathanais agus bhur n' ath-reiteachaidh ri DIA: agus mar a tha mi a' toirt dhuibh an arain fo, à thaifbeinadh na facramaide, a' nochdadh is a' nafgadh is a' co'-chur ruibh an ni cheudna; tha mi, mar an ceudna, ma chreideas fibh, a' gealladh dhuibh beathai, fas ann gras, comhnuidh a ghabhail annamfa, agus tha mi a toirt geallaidh air fonnas fiorruidh dhuibh mar an ceudna.

Fa dheoidh, mar a tha na duilean a' cur CHRIOSD air a cheufadh mu'r coinne, tha gealladh na facramaide 'ga charmh ris an anam aig a' bheil creideamh, no ann am briathruibh a 's deife, tha creideamh a deanamh greim air a' ghealladh 's ga charamh ris an anam, agus tha 'n fpiorada' nafgadh a'charaimh fo.

1. Fhoghnadh, o na b' i an dara rioch air fon an d' fhuiling CRIOSD, math a' chinne-daonna a chur air aghaidh, bu chior dhuinn ar mor thaingealachd a nochdadh do DHIA.

Obiodhar criodhachan ar an lionadh le teas ghradh dha, 's thugamaid buidheachas gu fiorruidh dha air fon na rinn e air ar fon-ne, gu h aruaidh 'nuair a thig

ſinn gu bord an Tighearna, agus a chi ſinn a bhas agus fhulangas air an cur mu 'r coinne ann ſan t ſacramaid, thigeamaid le fonn taingeil ſpiorad, a ghleidhe dh cuimhn' air fhulangas, agus a ghabhail mor iongantais, mailie ris na h ainglibh, de'n ghradh, a thug e do 'n chinne-daonna.

2. Tha fiachuichte oirn mor mhios a bhi againn air mor luach ar n anmanna, air ſon an d' fhuiling CRIOSD na h urrad. Am b' fhiach le CRIOSD a bhi air a ghintinn agus air a bhreth, beatha lan de dh' amhghar agus de chradh a chaitheamh, agus bas maſlach fhulang a ſhaoradh ar n anmanna neo-bhaſmhora o leir-ſgrios, agus nach fiach linn fein curam air bith a ghabhail dhiubh? Nach ſeachainn, nach leon-chioſnuich, is nach cuir ſinn as gu buileach de'n pheacadh, a tha a' toirt leir ſgrioſa air an anam? An caith ſinn an uine ghoirid, a th' againn air thalamh, gun urnuigh, gun ſmuaintibh cudthromacha, gun chomanach, gun eiſdeachd, gun aithreachas, gun leaſacha beatha, gun ghreim fhaotuinn air CRIOSD le creideamh, chum math a dheanamh d'ar n anmannuibh fein, ma dh' fhuiling CRIOSD, na h urrad chum am matha?

3. Ann am fulangas CHRIOSD tha ſolas buan-dhaingeann dhoibh-ſan, a tha nam fior aithreachain, agus 'nan luchd-leanmhuinn air IOSA. 'S ann air bhur ſonſa a dh' fhuiling e, air ſon bhur matha a bhaſuich e, chum gu'm biodh aguibhſe beatha; leonadh e chum bhur leigheas, bhuaileadh e gu trom chum bhur ſlanachaidh, bhruthadh e chum bhur tearmuinn. Ciod is urradh 'n ſaoghal, ciod is urradh cogais, ciod is urradh diabhlan a chur as leth chreidmheach, luchd-leantuinn IOSA, a tha gabhail aithreachuis d'am peacannuibh? Feudar freagradh a thoirt orra uile ann ſna briathruibh ſo, "Bhriſteadh

corp

corp Iosa agus dhortadh fhuil air an ſon." O chreidmhich, biodh do chridhe air a lionadh le mor-fholas, chionn gu'n d' fhuiling Criosd air do ſhon.

4. Ma dh' fhuiling Criosd air ar ſon, agus ma tha gealladh na ſacramaide a tha ſilte a ſteach ann ſna briathruibh ſo, "Mo chorp air a bhriſteadh air bhur ſon," a' tairgſeadh Chriosd, agus gach ni a choiſinn e, dhaſan a tha a gabhail na ſacramaide air mhodh iomchuidh; tha ceangailte air aodhairibh an tſluaigh, ſuipeir an Tighearna a fhritheoladh, gu tric, d' an treuduibh. Nach 'eil ſiachuichte oirne, na dh' fhuiling Criosd air an ſon, a' chumail 'nan cuimhne? Agus am bheil 'nar comas ſo a dheanamh air doigh a 's fearr na fulangas Chriosd air an ſon, a ſhearmanachadh 'nan eiſteachd, agus a ſhoilleireachadh d' an ſuilibh ann an ſacramaid ſuipearach an Tighearna? Dh' fhuiling Triath na beatha air ar ſon-ne agus air ſon ar treuda, air an aobhar ſin, tha ceangailte oirne an t orduch naomh ſo a fhritheoladh, a nochdadh ar taingealachd d'ar Slanui'-fhear, agus a chumail cuimhne air fhulangas do ghnath 'an criodhachuibh ar treud.

Am bheil Criosd, da rireadh, 'ga thairgſeadh is 'ga ghealladh fein agus an t ſaorſaidh a choiſinn e, do na creidmheachuibh ann ſan t ſacramaid; agus nach toir ſinne, gu minic, a tha 'nar miniſteiribh do Chriosd, an cothrom adhar agus beannuichte ſo, d'a ſhluagh? Gheibhear ſinn mi-thaingeil agus neo-tharris d' ar Maighiſdir, a deanamh mor-lochda agus dochainn air ar treuduibh, mar fritheil ſinn gu minic an t orduch naomh ſo, ann am bheil na dh' fhuiling Criosd, air ar ſon, air a nochdadh co ſoilleir, air a' cho'-chur ri creidmheachuibh, air a dhaingneachadh is a ghlaſadh dhoibh.

Na 'm fuilingeadh e na h urrad air ſon nan aingeal a thuit, feudaidh ſinn a ſmuaineachadh nach deanadh

iad

iad dearmad air a bhas a nochdadh gu follaifeach agus cuimhne, gu minic, a chumail air. Ach mo thruaighe! chaidh e fcachad air na h ainglibh a thuit agus dh' fhuiling e air ar fon-ne, 's air ar fon-ne 'mhain; agus nach 'eil an gradh gun choi'-meas fo 'gar cur fo cheangluichibh teanna taingealachda gu tighin chum buird an Tighearna, agus gu a bhas, agus fhulangas a chumail ann cuimhne, gus an tig e rithift ann gloir.

An d' fhuiling ar TRIATH gradhach a leithid fo de bhas maflach, craiteach, malluichte air ar fon-ne agus nach tig finne gu bord an Tighearna, le anman nuibh crabhacha g'a chumail ann cumhne? A thoirt an tuilli mafluidh dha an do chrochadh e fuas air a' chrann, a chofnadh trufcain na fireantachda dhuinne? Nach tig finn gu bord an Tighearna air ar fgeadach adh le trufcan na bainfe, a chumail cuimhn' air a ghradh? An d' fhuiling e leithid fo de chradh 'na anam agus 'na chorp air ar fon-ne, 's nach ti finne gu bord an Tighearna' a dheanamh, aidmheile air a fo, 's a dh' fhaotuinn co'-roinne de na folafuibh agus fuaimhneafuibh fin, a choifinn e dhuinn le cradh agus claoidh co mor? An robh e air a mhallachadh chum gu'm biodh finne air ar beannachadh agus nach tig finn gu bord an Tighearua, a thoirt buidh eachais dhafan, a ghradhuich finn co mor, agus a fhealbhachadh a' bheannachuidh a choifinn agus a naifg e dhuinn?

'Nis dhafan, a ghradhuich finn agus a nigh finn o'r peacannuibh 'na fhuil, Taifb. i. 5, 6, agus a rinn dhinn righainean agus fagairtean do DHIA 's do 'n Athair, dha fan gu riabh gloir agus uachdranachd, gu futhainn, fiorruidh. Amen.

C R I O C H.